Rev Dr. MacNish
Fó Caraid. Ian

Cornwall, 1887



see next t. p.

# AN DUANAIRE:

A NEW COLLECTION

OF

## Gaelic Songs and Poems,

(*NEVER BEFORE PRINTED.*)

BY

DONALD MACPHERSON.



Edinburgh:
MACLACHLAN & STEWART,
64 SOUTH BRIDGE.
1868.

LE MÒR URRAM AGUS LE DÌLSE,

THA MI A' CUR

# AN DUANAIRE,

FO DHÌDEAN MO CHINN-CHINNIDH,

TIGHEARNA CHLUAINIDH, FLATH CHLANN-MHUIRICH,

ÀRD CHEANN-FEADHNA CHLANN-CHATAIN,

AGUS,

MAR A'S FIOSRACH GACH DUINE,

AN T-AON TRIATH URRAMACH SIN

A'S

DEARBH MHAC-SAMHUILT

NAN SEANN CHEANN-CINNIDH GÀIDHEALACH.

DÒMHNULL MAC-MHUIRICH.

# PREFACE.

---

Most of the pieces contained in the following collection were taken down some time ago in the Braes of Lochaber. Several of them are of a pretty old date, and a few are illustrative of manners and customs, and are couched in pure, idiomatic language, without a single expression calculated to offend the most delicate ear. At the request of several gentlemen, particularly that distinguished Celtic scholar and patron of Gaelic literature, the Rev. Dr Thomas M'Lauchlan, Edinburgh, the writer was induced to prepare them for the press; and the well-known firm of Messrs Maclachlan & Stewart undertook to publish them.

In the orthography and syntax the writer naturally followed his quondam teacher, Mr James Munro, author of the Gaelic Grammar, &c., &c., &c.

The title of the book, "An Duanaire," was suggested by a passage and note in that invaluable work, The Dean of Lismore's Book, so ably

and satisfactorily edited and translated into English by the reverend gentleman already mentioned. It is hardly possible adequately to conceive the difficulties which the editor had to encounter; his immense labour, however, is in no small degree compensated by the fact of his contributing so much to establish the authenticity of the effusions of the venerable bard of Cona, by silencing the prejudices of sceptics, so that now even Southrons believe that "Fingal lived, and that Ossian sang."

In conclusion, the writer begs to thank all his friends—more especially the Rev. Dr M'Lauchlan, for several suggestions; Mr James Macpherson, Union Bank, for free access to his invaluable collection of Gaelic books; Mr John Macdonald, Bohenie, and Mr Alex. Kennedy, Bohuntin, Lochaber, from whom he received the older pieces; and Alex. Macintosh, Esq., Invercoe House, for transcribing his late father's fugitive pieces, and communicating them to the writer.

D. M.

# AN CLAR-AMAIS.

# AN DUANAIRE.

## BEAN MHIC-RAING.

CUMHA do Bheitidh Dhòmhnullach, Ban-Abrach a bha pòst' aig—Mac-Raing ann an Gleann-Eilge, mar gu-n deanadh e fhéin e.

LE AILEAN DALL.

FONN—O hó rathill, O ho!
Och nan och! mi gun chéile!
Gur a mis' 'th'iar sgaradh,
O 'n là 'dhealaich an t-éug sinn!

Gur a mis' 'tha fo mhulad,
'Siubhal monaidh 'us garbhlaich—
Anns a' bhéinn air mo thurus,
'S mi iar fuireach ro anmoch;
Ge do leag mi 'n damh-mullaich,
Leis a' ghunna neo-chearbach,
Cha teid fàilte no furan,
'Nochd a chur air an t-sealgair!
O hó, &c.

Ciamar 'dhìreas mi 'm bealach?
('S tróm leam m' eallach 'an còmhnuidh!)
'Nuair a sheallas mi thairis,
Thusa thall ud 'an Cnòideart!
Fàth mo ghearain 'us m' ionndrain,
'N ciste dhùinte 's i reòdhta;
Culaidh 'm aighir 's mo shùgraidh,
'N'a laidhe 'n ùir Chille-Chòthain!
O hó, &c.

Fuaim do chiste 'g a bualadh,
Dh' fhàg mo chluasan gun chlaisteachd!
Dh' fhàg mo shùilean gun léirsinn!
Chuir fo éislean mo phearsa!
'Chaoidh cha dean mi gàir' éibhinn,
Cha-n 'eil mo spéis ann am beairteas;
Ged 'bu leam-sa 'n Roinn-Eòrpa,
B' annsa còir ort-sa, 'Bheitidh!
O hó, &c.

'S ann a thug mi 'n gràdh daingionn,
Do m' leannan, 'n a h-ògmhnaoi—
Ged a shiùbhlainn an domhan,
Chuir mi romham do phòsadh;
Ged a bhiodh tu á d'léine,—
Bha do bhéusan thar stòras.
Cha robh cron ort ri 'léughadh,
Fhad 's bu léirsinneach dhòmh-s' e.
O hó, &c

Tha do chàirdean 'an gruaim rium,
O nach d' fhuair iad do phearsa

'Chur 's an ionad 'bu dual duit,
Anns an uaigh fo na leacan.
Ged a thigeadh na h-uaislean,
Le'n suaineas mar 'chleachd iad ;
Mur a deanadh iad tuasaid,
Cha tugtadh uam thu, le ceartas.
O hó, &c.

Ged a bhithinn, le gòraich,
Ag òl le m' luchd-leanmhuinn,
Riamh cha tàinig thu 'm fheòraich,
Do'n taigh-òsda le searbhaig.—
'N uair a thigeadh tu 'm chòmhail,
Le d' chiùin chòmhradh, neo-fhailmseach,
Ciallach, foighidneach, seòlta,
As do phòig bu mhòr m' earbsa.
O hó, &c.

Gur h-e turus mo leònaidh,
'Chuir mi 'chòmhnuidh 'Ghleann-Eilge.—
Chaill mi urram na bòiche,
Rinn do bhròn-sa mo theirbheirt.
Fhad 's a dh' fhanamaid còmhluath,
Gheibhteadh seòl air gach seilbh dhuinn ;
Ma théid sgapadh 's a' chrònaig,
B' fhéarr nach d' òrdaicheadh deilbh dhuinn.
O hó, &c.

Tha mo ghruaidhean iar seacadh,
Gach aon seachduin 'dol fàs domh.
Cha n i 'n aois 'chuir an cular s',
Air mo mhullach an dràsta.

Ged a theireadh gach duine,
Mu'n tràth so 'n uiridh fear bàn rium;
'S léir ä bhlàth orm am bliadhna,
'N t-seann ghruag liath 'bhi 'nä àite.
O hó, &c.

Gu-m beil m' aodann iar preasadh,
'N diugh 's tearc mo chùis-ghàire,
Chaidh mo chadal á cleachdadh—
Taobh mo leapa 'nä fhàsach !
'S tric mo smaointean, 'nam chadal,
Air na chleachd rium 'bhi 'mànran.
Cha-n 'eil féum ann am bruadar—
Och ! mo thruaighe mar thà mi !
O hó, &c.

Cha mhacnus, 's cha mhànran,
'N diugh a dh' àrdaich dhomh bruidheann ;
Ach na thug mi de ghràdh dhuit,
Do ghaol a thàrmaich 'n am chridhe.
Chuir e toll ann am shlàinte,
Nach leighis plàsda no lighich ;
Gus an ginear mi 'm phàisde—
'S air cìoch mo mhàthar mi rithist.
O hó, &c.

---

# TÈARLACH STIUÄRT, FEAR CHAIL-BHINNE.

LE GILLEASBUIG NA CEAPAICH.

FONN—" *Mac-talla 's an Dùn.*"

Gu-m beil mulad orm fhéin,
Agus m' ìnntinn gu léir fo sprochd !
Mu 'n naidheachd so 'fhuair
Mi air Cail-Bhinne chruaidh nan cnoc :
Thus', a Thèarlaich òig, ùir,
'Bhi 'nad laidhe 's an ùir a nochd !
'Fhir a' chridhe gun sgàth,
'Dheanadh faoilte 'n uair 'thàrlainn ort.

'N Srath-Ghairidh 'dol sìos,
'S beag m' aighir ri 'n ìnnse-sgeòil.
An naidheachd 'th aig càch,
Fhuair mise i tràth na's leòr.
Gu-r truagh leam do chlann,
Do bhean 's i 'nà banntraich òig !
B' ann aig Taigh Dhail-an-fhraoich,
'Ghabh mi cead de m' fhear-gaoil 's e beò.

'An Druim-Uachdair nan càrn,
Bu tric a thachair sinn ann le'r deòin,
Gu-m b' ionmhuinn leam fhéin,
'N uair a dh-'aithn'inn do chéum gu fòil,
'N àm 'bhi 'dìreadh nan alld,
Nan aonach, nam beann, 's nan sròn.—

Tha do chinneadh, 'fhir thréin,
Làn mulaid, 'nad dhéigh, 'us bròin!

Am fear a thàinig o'n Fhraing
Cha d' fhuair e dhiot cainnt ach fòil.
'N àm dha tighin do'n tìr,
Bu mhisd e thusa d'ä dhìth gu mòr.
Nam biodh féum air an Diùc,
No cruinneachadh dùthcha dhò,
Gu-m b' fhèairrde faicinn an t-sluaigh,
Thus' a dh' éiridh a-suas fo'n t-sròl.

Tha fir Atholl nan ruadh,
'Gad iùnntraichinn uap' gu mòr.
Och! a Thèarlaich nan Cluan,
Bha thu sìobhalta, suairc, 'am pòit.
Cha mhathadh tu tàir',
Do dh-fhear a chuir sàil 'am bròig;
No do d' choimpire fhéin;
'S ged a thigeadh e céum na's mò!

Ach, cha-n oil leis an éild,
Ged nach mairionn thu, 'Thèarlaich òig.
Ged is duilich leam fhéin
'Bhi 'gad chàramh fo dhéile bhòrd—
'Bhi 'gad chur anns an ùir,
'S nach cuir thu do chù air éill.
'An Gàbhaig riabhaich nan alld,
'S tric a leag thu 'n damh seang fo leòn.

Seal mu'n éireadh a' ghrian,
B 'ann de d' fhasan 'bhi 'triall do'n àrd.
Bhiodh lomhainn bhòidheach air éill
Aig Mac-ic-Iain-Chéir ri d' sgòid;

Măr-ri gunna 'n t-sàr iùil,
Nach do chuir thu ri d' shùil gun leòn.
Bu tu marbhaich an fhéidh,
'Chìnn-fheadhna 'bu tréun 's an tòir.

---

## FEAR FHARBAIRN.

FONN—"*Murt Ghlinne-Comhann.*"

Is tìnn mi 'g amharc na Droma,
'M beil luchd nan cùl donna gu tróm !—
Ann am Farbairn nan tùr
A dh' fhàg silteach ar sùil le deòir.
Lot a's ùr 'tha mi 'gearan—
Do bhàs, a Ruairidh mhic Alastair òig.
Bu tu dalta Rìgh Alba,
'S oighre dligheach air Farbairn 'an còir.

'N àm sgaoileadh nam macan,
Gu-n robh uaisle 'us ceartas a' fàs.
Cha bu chùbaire gealtach,
Ach cùramach, smachdail, gun sgàth.
Ri àm tional na tuatha,
Cha b' ann agartach, cruaidh, mu na mhàl.
Bhiodh na bochdan ag éigheach—
"Gun robh fortan Mhic Dhé ann ad àit."

Gur a tùrsach am bannal,
A th' anns an Tùr mheallach a thàmh ;

Tha do Bhaintighearn' òg, galach—
'Bhean uasal, chiùin, fharasda, thlà !—
Tha do pheathraichean déurach,
'S tric ăn cuailean gun réiteach' an dràst !
Mur h-'eil Coinneach ri 'fhéudainn,
Theid a' choinneal a thréigsinn gun smàl !

O na dh' fhàgadh 's a' chrùids' thu,
'S beag ar n-aighir 's ar sùnnt ris a' cheòl.
Bu leat àbhachd na dùthcha,
'N uair a shuidheadh gach cùis mar 'bu chòir.
Bu leat Conainn gu h-iasgach,
Agus Monair gu fiadhach, a sheòid.
Oidhche-Challainn, na-m b' âill leat,
Thigeadh bradan o'n 'Ainich gu d' bhòrd.

Na-m bu daoine le'n àrdan,
'Bu choireach ri d' fhàgail 's a' chìll ;
No gu-m marbhtadh 'am blàr thu,
Eagal masladh no tàir 'thoirt do'n rìgh ;
Cha robh duine, no pàisde,
'B'urrainn biodag a shàthadh, no sgian ;
Nach biodh uil' air do thòrachd,
Eadar Cataobh 's Caol rònach nan ian.

Dh' éireadh leat fir a' chruadail,
Deadh Mhac-Coinnich 's ă shluagh leat nach gann—
'Nall o Leòghas, na h-Earraibh,
Cìnn-tàile, Loch-Caruinn, 's Loch-Àills.—
Bu leat àrmuinn na Comraich,
Agus pàirt de dh 'fhir dhonn' Innse-Gall.
Mar sud 'us Sìol Ghille-Chaluim,
Luchd dìoladh na fala gu teann.

Bu leat na Gòrdanaich rìoghail,
Luchd a' chruadail gun mhì-chliù 'an càmp.
'S e sud an cinneadh nach strìochdadh,
Gus an cailleadh iad dìreach an ceann.
Clann-an-Tòisich nam pìos leat,
Bha iad crosda 'n uair 'shìneadh äm fearg.
'S mur deachaidh fad air mo chuimhne,
Thigeadh brod Chlann-ic-Aaoidh leat a nall.

Sud na feara nach géilleadh,
Na-n tigeadh ort éiginn no càs—
Clann-Mhic-Eachroin o'n Ròibhidh,
Laoich nach meat ann an còmhrag nam blàr.
Bhiodh dà Thaobh-Locha-Bhraoin leat,
Ged a bhitheadh cha b' ìoghnadh leinn è.
Thig' a' Chóigeach, 'us Asaint,
G 'ad chòmhnadh, 'fhir ghasda gun sgàth.

Righ ! gur mis 'tha fo mhulad,
'S beag m' aighir 's mo shùnnt ris a' cheòl !
'S mi gun duine mu'n cuairt domh,
Ris an gearain mi uair de mo bhròn.
Tha mo stuic iar äm maoladh,
Gus an cinnich na maotharain òg.
Ma is toileach le m' Rìgh e—
Nama fad gus an lìon iad do chòt.

Cha-n 'eil féum anns an tuireadh,
Mo chreach léir ! cha bhuidhinn e bonn.
'S ann is éiginn duinn fuireach,
Gus an cuidhtich gach duine am fonn.
Mar na coilltichean connaidh,
Tha na saighdean a' pronnadh nan sonn.—

Gu-r tìnn mi 'g amharc na droma,
'S am beil luchd nan cùl donna gu tróm.

---

## FEAR BHAIL-OBHRAIDH.

FONN—"*Murt Ghlinne-Comhann.*"

Rìgh! gur mis' a tha ciùrrta,
'Bhi 'g amharc na cùise mar thà:
Tha do bhaile gun smùid deth,
'S tu 'n ad laidhe gun chùram a' mhàil!
Tha do mhàthair fo dhùbhròn;
Agus d' athair gun sùnnt air ri stàth!
O na chàireadh 's an ùir thu,
'S beag ăn aire air sùgradh, 's cha nàr.

Ri sùgradh tuille cha bhì iad,
Thuit ăn cridhe 's ăn ìnntinn gu làr.
'S beag an t-ìoghnadh leam-fhìn e,
'N déis an t-àilleagan prìseil a chall.
Chuir e 'ùidh 'an toil-ìnntinn,
A thoirt doibh mu-n do dhìrich e 'cheann.
Chaill iad stiùir 'us ceann-riaghailt;
Thuit iad dùbailt 'an diachainn, 's an càs.

'S ann mu-n ùrghallan phrìseil,
'Bha 'fàs anns an t-sìlidh gun mheang.
Cha b 'e crìonach na dìge,
Ach fiodh na pàirce 'bu rìomhaich', a bh 'ann,

An fhriamh a chinnich gu fìr-ghlan,
Shuas an Coir-an-t-sìth ás à bàrr.
Och ! a Mhoire, mo thruaighe,
'Bhean a thaisg thu 's an fhuar leaba-chlàr.

Chunna mise le m' shùilean,
(A rìgh bu chiùrrta leam e !)
D' fhuil chraobhach a' brùchdadh,
Mar gu-n taomadh am bùrn ás an alld.
Ged 'bu phailt do luchd-dùrachd,
Cha robh casg air a' chùis ud ach mall.
Rinn i 'bhlàth—mo mhòr dhiùbhail—
Thug i 'bhàs mu-n do dhùraig i tàmh !

'S bochd an obair a rinn i—
Sguab i 'choinneal de 'n choinnleir gun chnàmh !
Thug i dorcha na h-oìdhch' oirnn,
'N uair a shaoil sinn an t-soillse 'bhi ann.
Dh' fhàg i 'm fearann gun oighre,
Thug i dhachaigh thu, 'dheadh chìnn an àidh.
'Fhir 'bu mhiaghaile foighneachd,
'Nuair bu mhairionn Eoin soillseanach bàn.

Tha do chinneadh mu-n cuairt dut,
(Eadar ìslean 'us uaislean) fo phràmh.
Tha do leac iar à sguabadh,
'Dhìth nach seas thusa suas air à ceann.
Chaill sinn smear àn duin-uasail,
Agus aodann a' chruadail 's a' bhlàr.
'S mòr i iùntraichinn Chluainidh,
'N àm togail an t-sluaigh mu na chrann.

Thigeadh breacan an fhéilidh,
Air d' iosgaid ghlé ghil gu h-àrd;

Osain ghoirid' do réir sin,
Air a' chalp a bu chéutaiche làn;
Gunna-glaic air dheadh ghléusadh,
'S gu-m bu tapaidh thu fhéin air à h-eàrr.
Làmh a shracadh nam béin thu,
'S a leagail an fhéidh anns a' chàrn.

Bha thu 'dh-fhìr-fhuil nan uaislean,
Cha b'i 'n t-sìlidh 'bha 'm bruachan nan alld.
Bha thu foinnidh, deas, dìreach,
Cuimte, cumadail, sìnnt' air do chnàimh;
Modhail, macanta, fìor-ghlic,
O d' theangaidh bu lìomharra cainnt;
Cha robh cron ort ri 'innse,
Eadar mullach do chinn, 's do dhà shàil.

Dh' fhios do bhaile cha tèid mi—
Gur a duilich leam fhéin a dhol ann.
Thu 'bhi 'd laidhe gun éirigh,
'Bheoil a dh' fhuran na féisd air luchd-dàimh.
'Dheadh mhic athair na féile,
Nach dean tuille car éibhinn ach mall;
'N diugh e 'dh-uireasuidh céille,
Fàth ä dhunaich nach éirich thu slàn.

Chaidh mis iomrall 'n am léursainn,
Tha dìth caoine iar éirigh 'n am cheann.
Faodaidh aineolaich m' éisdeachd,
Agus fharraid diom réusan mo chàis.
Cho luath 's a sgar uainn an t-éug thu—
Mu'n do tharainn thu céile air làimh.
'Chur an aithghearr mo sgéula—
Air Bail-Obhraidh dh' éight' Iain-bàn.

---

# CALL-GHÀBHAIG.

Cumha do'n Chaiptein Mac-Mhuirich, Fear Bhail-a-Chrodhain, a chailleadh 'an Gàbhaig 's a 'bhliathna 1800.

LE CALUM-DUBH MAC-AN T-SAOIR.

FONN—"*Alastair, a laoigh mo chéille.*"

'S beag ìoghnadh mi 'bhi dubhach,
Air feasgar, 's a' ghrian le bruthach:
Bheir mulad air sùilean sruthadh,
'S i 'n Nolluig so 'thiùndaidh 'chairt-dubh orm,
Cha b'i 'n éiric 'an àit an udhair,
Ged a bhithinn gu bràth ri cumha,
'S nach tig thu 'chaoidh slàn le d' bhuidhinn,
A dh' imich do Ghàbhaig nan aighean.

Na-n tigeadh e slàn, an caiptein,
Am Bràgh'dach, 's Iain òg Mac-Phearsain,
An Granndach, 's Mac-Phàrlain (cha b' fhasa),
Cha bu diùbhail gin de'n tachdar,
Ged nach tigeadh na féidhich ghlasa—
Ged a bhiodh na mìolchoin tachdta;
Na-n tigeadh tu 's d' òganaich dhachaigh,
'S an t-Aog a bhi 'm prìosan fo ghlasan.

Na-m bu mhise maor a' phrìosain,
Cha-n fhàgainn ä chionta gun ìnnse:
Mo chòmhdach air phàipeirean sgrìbhte—
Air bialaobh luchd-breith agus bìnne.

'S cìnnteach mur rachadh ä dhìteadh,
Gu-n cuirt' e gu grad ás an rìoghachd,
'An ceangal air slabhruidhean-iaruinn,
'S ä chumail a's taigh leth-chiad bliathna!

'S ceòlmhor gach reannag a chì mi;
Tha 'n saoghal 'n ä bhriagadair-ìnntinn.
Cha-n fhaic mi thu 'siubhal na frìthe,
Le d' ghillean, 's le rogha nam mìolchon.
Fiùbhaidh laghach 'bha réith, ro-dhìreach,
'Bhuaileadh am ball air an dìsne.
Tha cuaileanan gèarrta, gun chìreadh,
O'n là 'thaisgeadh tu 'n clachan na sgìreachd.

'Nuair 'bhiodh tu ri fiadhach beinne,
'S tric a bha mise 'n am ghille,
Le d' lomhainn, beagan air dheireadh,
A' feitheamh ri fuaim do theine;
'N uair 'stiùradh tu ris an eilid,
Bhiodh toll air à bian le d' pheileir,—
Marbhaich na h-earbaig, 's a' choilich,
An dóbhrain, na liath-chirc, 's an t-siunnaich.

Cha-n fhaca mi bàrr aig duin' ort,
'Dhìreadh nan càrn 's nam mullach,
'Mharbhadh nam fiadh 's a' mhonadh,
'Tharraing nan lann, 's bu ghuinich,
'Bhualadh nan dòrn 's a' chunnart.
Labhairt aig mòd 's tu 'b'urrainn,
'Dh-aindeoin no 'dheòin bu leat buidhinn,—
'S gach cùis bhiodh mòrchuis 'us urram.

Rinn stoirm call 'am bràigh 'ghlinne,
Bha cruinneachadh mór 's an fhireach,

A' giùlan dachaigh nan gillean,
'S an fhir mhóir nach gabhadh giorrag:
Marcach an tréun-eich mhire,
Ceann-feadhna 'an àm na h-iomairt,
Ite chorra sgéith do chinnidh,
Nach d' rinn riamh de'n t-saoghal cillean.

'S beag ìoghnadh thu 'n tùs nam fear barraicht,
A laoich nach biodh fada mu'n mhalairt,
A phàidheadh fear 'thogail na carraid;
Gur càirdeach thu 'dh-Alastair Garrach,
Do Mhac-Dhùghaill mòr á Lathuirn,
Iarl Antruim 'us Mac-ic-Ailein,
Oighre Dhùn-Tuilm nam fear fallain
D'am bu shuaineas leoghann 's làmh-fhala.

Olc air mhath le luchd do mhì-ruin,
Na-m b' aithne, gu-n deanainn d'ìnnse:
Pearsanaich do shloinneadh dìreach,
Caiptein thu air sliochd Ghillìosa,
'Choisinn am blàr a bha'm Pìorait,
A leag an trup Gallda gu h-ìseal;
'S bann-Dòmhnullach 'thug glùn 'us cìoch dhut,
A-mach á teaghlach Iarl Ile.

Ged a tha mi 'n dràst air m'aineol,
'S ann a bhà mi òg 'nam leanabh,
'An dùchas d' athar 's do sheanar;
'An deas fo bhaile nan gallan,
Far am bì crodh-laoigh air ghleanna,
Mnathan bréidgheal 'fuaghal anairt,
An talla 'n òilteadh fìon gun cheannach,
'S òr 'g ä thoirt fial do luchd-ealaidh.

Na-m bu daoin' a bheireadh dhìnn thu,
'An Cluainidh bhiodh toiseach na strìthe,
Cha b' fhad a bhiodh d' éiric gun dìoladh,
Bhiodh tional air fir na tìre,
Le caisimeachd sgal na pìoba,
'Thoirt d' aichmheil a mach gu dìleas;
Mu'n tilleadh an Cat-mór 's ä lìnne,
Bhiodh fuil air an lòn, 's feòil 'g à sìoladh!

'S cruaidh an sgéul nach éudar fhulang,—
Leann-dubh air a' chloinn a dh' fhuirich,
Mu'n Phearsanach a's sàr ghlan buille,
Gu'n tharraing e làmh o'n uilinn,
'Leag am flùr 's an gràinne mullaich,
Gu-n d'fhàg sid do bhràithrean gun fhuras,
Mar Oisean 'bha daonnan ri tuireadh,
'An-déis na Féinne—dall air tulaich.

Oid' agus athair an fhéumaich,
'Choibhreadh air aircich, 's air éignich;
Na-m b' urrainn mi dheanainn léich dhut,
Ghleidhinn cuach-ìoclaint na Féinn' dut,
'Thug Fionn Mac-Cumhail á h-Eirinn;
Thogainn a rithist o'n éug thu,
Bhiodh Bail-a'-Chrodhain fo éibhneas,
'S do mhaithin ag òl do dheoch-réite.

Guma slàn a thig e dhachaigh,
Oighr' Iain-òig Mhic-a'Phearsain,
An caiptein 'tha 'n arm Chlann-Ailpein.
Ma bheir e an dualchas o 'athair,
Eighear a-mach air thùs feachd e,
'S bidh Mùirnn ann an dùthaich nam badan.

Cinnidh fiar le miad na dealta,
An déigh dorcha na h-oidhche thig maduinn.

An cóignear a bh' anns an éiginn,
Shéid gaoth 'us sneachd ás na spéuran,
'Chuir an taigh-cloich ás-a-chéile,
Naidheachd a's brònach ri 'h-éisdeachd,
Ur faotainn 'n ur laidhe fo chréuchdan,
Gun chomas labhairt no sgéula!
Air son dòrtadh na fala 'chaidh chéusadh,
Dean tròcair ri 'n anma' le réite.

---

## ALASTAIR MAC CHOLLA, MAC-IC-RAONNUILL, A THUIT LATHA-CHUIL-FHODAIR.

LEIS AN TAILLEAR MAC ALASTAIR CHAMSHROIN,
'*an Doch-an-fhasaidh, ä bhàrd fhéin.*

FONN—"*Murt na Ceapaich.*"

Ceith'r-là-diag romh La-Bealtainn,
Bhuin an t-earchall ruinn goirt:
'Bhi 'g ar tarraing 'an *rànca,*
Ri aghaidh nàimhdean air cnoc.—
Dh' fhàg sinn ceannard a' Bhràghad,
Anns an àraich gun phlosg!
Gun aon duine dheth 'chàirdean
A bhi 'càramh ä lot.

'S bochd an naidheachd 's an rìoghachd,
Mar thà do thìr-sa 'n à càs,
'Dheadh mhic Cholla nam pìosan,
'Bhuidhinn cìs 'am measg Ghall.
Seobhag fìorghlan na h-ealtainn,
Guineach, smachdail, làn bàigh;
'G an robh misneach 'us cruadal.—
B' ioma buaidh 'bh' ort thar chàch.

Bu tu 'n dréagan 's an ianlaith,—
Bu tu 'm fìreun 's a'chàrn,
Bu tu 'n leòghann fo'n bhrataich,—
Bu tu 'n fhaloisge gharg;
Craobh thu'dh-abhull an fhìona,
Nach meath siantan à fàs;
Gheibhteadh snodhach 's an Fhaoilleach,
Air air gach taobh de na chrann!

An leòghann fuileachdach, rìoghail,
'Sheas gu dian anns a' chòir.
Ceannard mìleant an fheachd thu,
Cuiridh macanta, borb.
'N uair a thogtadh do bhratach,
Le fraoch gaganach, gorm,
'N àm dh'i gluasad gu carraid,
Bhiodh Mac-a-Ghlasraich 'n à lorg.

'N lorg do bhrataiche deirge,
Bhiodh suinn nach mairbh 's an dol suas;
'Thig o thaobh Ghlinne-Spiathain,
'S o dhà bhial Ghinne-Ruaidh.
'N uair a thàirngt' air an fhaich iad—
Sùrd air casgairt, 's bu dual.

'S mairg a thàrladh 'nän aodann,
'N àm aomaidh do'n ruaig.

Gura h-oil leam an sgapa
'Chaidh 'am feachd an Taoibh-tuath,
Cha lugh' mo chùis-airteil
(De na creachan 'tha uainn)
Mac-ic-Raonuill o'n Cheapaich,
"Nach robh tais 'am beairt chruaidh."—
Ceannard sluaigh 'bu mhòr misneach,
Fàth mo chlisgidh, 's an uaigh!

---

## AN LONG-EIGINN.

ORAN air sgioba a chaidh a ghearradh fiodhraich-taighe do Choille-mhór Loch-Lagain. Bha iad a los ä fhleòdradh air an loch; ach, mu-n robh iad tur ullamh, shùigh an t-uisge leis an ràth agus am fear a bha 'gä cheangal.

LE FEAR SHRATH-MHATHAISIDH.

FONN—Ho! na-n tigeadh
Mo robairneach gaolach!
Le 'bhìrlinn bhig, laghaich,
'Dol air 'adhart 'nä aonar,—
Ag imeachd na linge,
Gun iomairt, gun aodach.—
B' aighireach sinne,
Na-n tilleadh a' ghaoth e!

Dh 'fhalbh e uainn air Loch-Lagain
('S e gu baganta, cuanta) :
Maraich òg air luing-chabraich—
Taobhain fhad, agus buaile.
'G iomairt lónn dearg nam bradan,
Gus am b' fhada leinn uainn e.
Tha eagal orm-sa nach stad e,
'S gun ach gad d'i gun fhuasgladh !
Hó ! &c.

Thàinig òirnne 's an àm ud,
Sgiobair ceann-dearg Aird-Mheirgidh.
'S thuirt e 'ghèarr-fhacal cainnte :
" Tha bràthair-ceàirde 'nä éiginn.
Ma is maraich a th 'ann,
'S cìnnt' gu-r h-ainneart do'n géill e.
Bidh mo bhean-sa 'n ä bantraich
Mu-n caillear leis-fhéin e !"
Hó ! &c.

Ach an sin gu-n duirt Calum
('S e-fhéin 's an drama 'bhi cluaineis) :
" Gu-r h-è 'th' ann 'n sid lóng-bhathair—
Beòir, tombaca, 's fiòn Suaineach !
'S gu-n glac sinn do'n rìgh i—
Spùillear tìr agus cuain i.
Gluais, a ghoistidh, cuir sùrd ort—
Rach a nùll, 's cuir taod-cluais innt'."
Hó ! &c.

'S thuirt an sgiobair: "Faigh each dhomh,
'S theid mi mach leis air ghaoisid."

'S thug e ionnsaidh le cabhaig,
Air gearran na Caomhaig'.
Ach thuirt Caorstaidh gu cas ris :
" Tìll air d' ais, cha téid taod ann ;
Cha leig mis' an t-each breac ann,
Ged nach faicteadh a chaoidh e !"
Hó ! &c.

Ge do chaidh dheth 's an t-seòl ud—
(Le gròbag na h-airce,)
Cha do mheataich ä chàileachd—
Thug e làmh 'dheanamh fleasgairt.
Thaghadh fiodh, agus saoir leis,
Pailteas aodaich, 'us asgairt.
'S gu-n do thòisicheadh còmhluath,
'S Mac o' Dròicheam 'cluith phorta.
Hó ! &c.

Fear 'us tuagh, fear 'us tàl,
Fear 'us sàbh, fear 'us locar,—
Fear 'us tora 'n ä làimh,
Fear us teàrr ann am poit aig' !
'S ged 'bu tolltach à h-earraball
'S math a dh' fhalbhadh i fothainn—
B' fhiach i seachd ciad diag marg,
'Dh-aon airgiod air domhan !
Hó ! &c.

'N uair a chuireadh air bòrd sinn,
Fo òrdugh 'n àrd-mharaich,—
Gu-n do chuir sinn fo sgaoil,
'S pailteas aodaich ri 'crannaibh.

Chuireadh aghaidh an ròiseil,
Ri long mhòr an tombaca,
'S mu-n gann a chnagadh tu cnò,
Gu-n robh an seòladair glacta !
Hó ! &c.

'S gu-n robh sinn uile iar tràsgadh,
Eadar spàirn agus aighir.
'S dh' fhàs sinn cuideachdail, càirdeil,
'N uair 'chaidh am branndaidh air ghabhail ;
'S tra 'chaidh sinn gu drìongam,
B' àrd a chluinnt'ar cuid sgallais.
'S bhuail a' ghrian anns an druim mis,
Mu-n do chuimhnich mi 'n dorus !

---

## CUMHA NI MHIC RAONUILL*

(Murt na Ceapaich.)

Fonn—*Faic Orain na h-Alba, slios* 12.

Dh'éirich mise moch Di-dòmhnaich,
Hì rìthill iùthaill ò !
'S shuidh mi air an tulaich bhòidhich—
Fàth mo liunn-duibh o-hao-o !

* See Stewart's Collection, p. 359, line 9.

'S daingeann a bhuail iad ás gach taobh sibh,
  'Bhràithrean nan gaol, ó chòin!
Shuidh mi air an tulaich bhòidhich.
  Hì rìthill, &c.

'S leig mi air an tuireadh bhrònach.
  Fàth mo, &c.
Leig mi air an tuireadh bhrònach.
  Hì rìthill, &c.

Chunna mi taigh m' athar gun Chòmhla.
  Fàth mo, &c.
Chunna mi taigh m' athar gun Chòmhla.
  Hì rìthill, &c.

Gun smùid, gun deathaich, gun cheò dheth,
  Fàth mo, &c.
Gun smùid, gun deathaich, gun cheò dheth.
  Hì rìthill, &c.

Dh' fhosgail mi dorus ur seòmair.
  Fàth mo, &c.
Dh' fhosgail mi dorus ur seòmair.
  Hì rìthill, &c.

Thàinig ur fuil thar mo bhrògan!
  Fàth mo, &c.
Thàinig ur fuil thar mo bhrògan!
  Hì rìthill, &c.

'S teann nach d' òl mi-fhìn mo leòr dh'i.
  Fàth mo, &c.
'S teann nach d' òl mi-fhìn mo leòr dh'i.
  Hì rìthill, &c.

'S i fuil Alastair a leòn mi.
  Fàth mo, &c.
'S i fuil Alastair a leòn mi.
  Hì rìthill, &c.

'Us fuil Raonuill duinn a b' òige.
  Fàth mo, &c.
'Us fuil Raonuill duinn a b' òige.
  Hì rìthill, &c.

Dìol na muice duibhe, dòite.
  Fàth mo, &c.
Dìol na muice duibhe, dòite.
  Hì rìthill, &c.

Air gach aon a bha mu'n fheòlach.
  Fàth mo, &c.
Air gach aon a bha mu'n fheòlach.
  Hì rìthill, &c.

Thoir fios uam-sa gu Mac-Dhòmhnuill.
  Fàth mo, &c.
Thoir fios uam-sa gu Mac-Dhòmhnuill.
  Hì rìthill, &c.

Gu Mac-ic-Alastair Chnòideart.
  Fàth mo, &c.
Gu Mac-ic-Alastair Chnòideart.
  Hì rìthill, &c.

'S gu Mac-ic-Ailein o'n mhòrchuan.
  Fàth mo, &c.
Gu Mac-ic-Ailein o'n mhòrchuan.
  Hì rìthill, &c.

Tha mi 'n earbsa 'n Rìgh na glòire.
  Fàth mo, &c.
Tha mi 'n earbsa 'n Rìgh na glòire.
  Hì rìthill, &c.

Gu-n toir sibh dhachaigh an tòrachd.
  Fàth mo, &c.
Gu-n toir sibh dhachaigh an tòrachd.
  Hì rìthill, &c.

'S càirdean duibh-fhéin—bràithrean dòmh-s' iad.
  Fàth mo, &c.
'S càirdean duibh-fhéin—bràithrean dòmh-s' iad.
  Hì rìthill, iùthaill ò !

---

## A' BHANTRACH.

FONN—Ho roho, hùg oho,
    Haoill ó, no hó nàile !
      Ho roho hùg oho.

Gur a mis 'tha fo mhulad,
'S mi air uilinn a' Chàrnain.
    Ho roho, &c.

Mi 'bhi 'faicinn nan gillean,
Air an linge 'g äm bàthadh !
    Ho roho, &c.

Mi 'bhi 'faicinn nan tonnan,
A' cur fotha a' bhàta !
Ho roho, &c.

Bàs Aonghuis á Barraidh,
A sgar mi 's a chràidh mi !—
Ho roho, &c.

'Bhi 'g ä ghiùlan air cheathrar,
Gu Baile na Tràghad !—
Ho roho, &c.

Gu Eaglais na Trianaid,
Far an lìonmhor ä chàirdean.
Ho roho, &c.

Ann an ciste chaoil, dhùinte,
'N déis à dlùthadh le tàirnean.
Ho roho, &c.

Ann an léine chaoil anairt,
Gun bhannan, gun bhràighe.
Ho roho, &c.

Och ! mo thruaighe 'nochd mise—
Bean gun mhisnich gu bràth mi !
Ho roho, &c.

Bean gun mhàthair, gun athair—
Gun fhear-taighe—gun bhràthair !
Ho roho, &c.

Tha mo thaighean 'g än rùsgadh,
'S cha tionndaidh mo ghràdh rium.
Ho roho, &c.

'S ann air Latha Fhéill-Brìde,
'Fhuair mi 'n dìnneir a chràidh mi.
Ho roho, &c.

Ged 'bu shùnntach dhomh 'n Nollaig,
Bu neo-thoilicht a' Chàisg dhomh.
Ho roho, &c.

---

## AN NIGHEAN DONN.

A nighean dónn an réith-fhuilt,
D 'an tug mi spéis, 's cha-n aireach leam.
A nighean, &c.

Cha-n fhaic mi 'measg nan céudan,
Bean 's coimeas céill do m' chaileig-sa.
Cha-n, &c.

Cha-n 'eil ort cron ri 'àireamh,
Ach gràdh 'us àillteachd bharraichte.
Cha-n, &c.

'S a' mhadainn iar dhomh dùsgadh,
'S ann ort a rùin 'bhios m' aire-sa.
'S a' mhadainn, &c.

Ge do chuir thu cùl rium,
Us leannan ùr a tharraing riut.
Geda, &c.

Ge mòr na fhuair mi d' chaoimhneas,
'S i 'n fhoill a bh' air d' aire rium.
Ge mòr, &c.

'S ge mòr na fhuair mi d' chòmhradh,
A chòin gu-r daor mo cheannach air!
'S ge mòr, &c.

'S e sid a ghoid mo shìth uam,
'S cha dual domh 'rìst gu-m faigh mi i.
'S e sid, &c.

'S e sid a chuir am bròn orm,
A chaoidh ri m' bheò nach dealaich rium.
'S e sid, &c.

An cridh' a dh'fhàg thu brùite,
Tha 'chiùrradh iar dol thairis air.
An cridhe, &c.

Ach dh' fhaoite mu-n teid bréid ort,
Gu-n toir an t-éug dhomh lasachadh:
Ach, &c.

Gu-n glais e suas mo shùilean,
Mu-m faic mi pùst' aig balach thu—
Gu-n glais, &c.

'Us theag' gu-n tig thu uair-eigin,
Dh' fhios na h-uaigh' 's an caidil mi—
'Us theag', &c.

'S gu-n can thu: "och mo thruaighe!
Bha uair agus bu toigh leat mi."
'S gu-n can, &c.

Cha-n ionann 'bhios a' chòmhail,
'Us mar 'bu nòs 'n uair thachramaid.
Cha-n, &c.

Cha-n éirich m' fhonn ri d' fhàilte—
Bidh sgàil a' bhàis 'g am fhalach ort.
Cha-n, &c.

Ach guidheam sonas-ìnntinn,
Le pailteas nìth 'us earrais dhut.
Ach, &c.

'Us meas 'us cliù gun mhùthadh—
'S i m' ùrnaigh agus m' achanaich.
'Us meas, &c.

---

## NIC-CAILEIN.

Cumha a rinn à cómpanach do thé de shìol-Diarmaid à chaidh do'n arm 'an ionad à bràthar. Bha i 'nà caiptein; agus 'nuair a bha i-fhéin agus à cómpanach a' dealachadh leig i 'thuigsinn da co 'b'ì. Rinneadh réiteach 'an seasamh nam bonn, ach dh' éug ise oidhche na bainnse le fadal ri 'thighinn-san.

An diugh 's mi 'gabhail an rathaid,
'S beag m' aighir 's mi m' ònar.
An diugh, &c.

Dhealaich mi fo thróm-ìnntinn,
Ris an rìbhinn 'bu bhòiche.
Dhealaich, &c.

Dhealaich mi gun 'bhi slàn, ri
Bean nam blàth-shùilean mòthar.
Dhealaich, &c.

Cha robh riabhaiche 'd aghaidh—
Rágha 's tagha an neòil ort:
Cha robh, &c.

Fiamh dheirg' air ghrùnnd gile,
Urla 's cruitheachd na Bòiche.
Fiamh, &c.

Fìnealt, maighdeannail, fearail,
Màlda, carrantach, stòlda.
Fìnealt, &c.

Anns a' mhaduinn 's tu 'g éirigh,
Gu-n—éisdeadh na h-eòin riut.
Anns, &c.

Gu-m bu deas thu air capull,
'Dol do'n chlachan Di-dòmhnuich.
Gu-m bu, &c.

Slat de sheileach na Frainge,
Ann ad làimh gun 'bhi spòrsail.
Slat, &c.

Thug thu greis 's an Tìr-ìsil,
'S bu neo-mhìaghail mu'n òr thu.
Thug, &c.

'S Greis' an cogadh na Frainge,
'S thill thu slàn ás gun dòruinn.
'S greis, &c.

'S beag a shaoil mi gu-r gruagach,
'Bha ri gualainn mo chòirneil.
'S beag, &c.

A bha 'laidhe 's ag éirigh,
Măr-rium fhéin 's an aon seòmar—
A bha, &c.

Deadh nighean Mhic-Cailein,
O Charraig nan ròiseal.
Deadh, &c.

'S goirt mo chridhe 's gu-r brùite,
'S mòr mo dhiùbhail 's cha-n òr i.
'S goirt, &c.

'N uair a ràinig mi 'n caisteal,
Ann an cabhaig gu d' phòsadh ;
Nuair, &c.

'S ann a fhuair mi thu, 'chéud-ghràidh,
Air an déile gun chòmhradh!
'S ann, &c.

'S truagh an diugh nach bu bhàs domh,
Gus an càirt' fo'n aon fhòd sinn.
'S truagh.

Anns an uaigh fo'n aon fhàillean,
Gus ar cnàimhean 'bhi còmhluath.
Anns an, &c.

Gu 'bhi 'n caidreamh ä chéile.—
'S mòr—m' éislean 's mi 'm ònar.
Gu 'bhi, &c.

## AN GAOL ROSADACH.—Iorram.

Bha sgioba-bainnse turus a' dol thar caol-mara. Thàinig lasgaire de ghill' òg a dh' iarraidh an aisig còmhluath riutha agus fhuair e e. Cò 'bha 'n so ach ciad-leannan bean-na-bainnse a' tighin dachaigh o ghleidheadh an fhortain. Dh' aithnich iadsan ä chéile ach cha do leig iad orra ri càch e. 'S an àm ud dh' fhéumadh gach aon a ghlacadh ràmh iorram a ghabhail no 'dheanamh. Thòisich bean-na-bàinnse, agus fhreagair esan. Chaidh e mar bha 'n rosad an dàn, a "chur na càraid a laidhe." Shnaim ise à lamhan mu 'theis-meadhoin, agus dh' éug i mu-n do ghabh iad fuasgladh!

Ise—Cha b' e 'n greannanach bà,
Coltas faicinn mo ghràidh,
'N uair a ghlacadh e ràmh air fuaradh.
Cha b' e, &c.

Ach an spealp de ghill' òg,
'Bu mhath spionnadh nan dòrn,
'Bheireadh buillean le treòir g'ar buannachd.
Ach an, &c.

Gu-n d' rinn sealladh ä shùl,
Toll 'n am chridhe gu 'ghrùnnd,—
Cha dean lighich, no cùngaidh 'suas e.
Gu-n d' rinn, &c.

Agus brìodal ä bheòil,
Chuir e guin ann am fheòil,
'S searbh a nochda mo dheòir 'g ä smuaineach!
Agus, &c.

Buill-an-aonamhaid', a dhaoin',
Gus an cuir sinn an caol;
Gu-m beil m' aigne fo dhaorsa—buailibh.
Buill, &c.

ESAN.—Gu-m beil mise gu tìnn,
Le goirteas mo chìnn;
'S teann leam snighe a' tìgh'n le m' ghruaidhean.
Gu-m beil, &c.

Mu'n nighinn ghloin, ùir,
Air an d' fhàs am bàrr-cùil
'Tha 'n ä chamagan lùbach, dualach.
Mu'n, &c.

'S truagh nach robh mi le m' ghaol,
Ann an eilean nan craobh,
Gun duine 'nar taobh 's an uair sin.
'S truagh, &c.

Ach coit an dà ràimh,
('N déis a snaidheadh o'n tàl,)
De'n darach nach cnàmh an cuan e.
Ach coit, &c.

Greis ag ùrachadh gaoil,
Greis air luinnireachd caoil,
Greis air sùgradh feadh choillte 's chluaintean.
Greis ag, &c,

O! cha leiginn mo ghràdh,
Le ùmaidh gun stàth,
Na-m faighinn fios tràth thar chuan air.
O! cha, &c.

Och ! 's coma 's co dhiù —
Chaill mi m' ulaidh 's mo rùn,
'S bidh mi strìochdta 's a' chùis, ge cruaidh i.
Och ! &c.

---

## A' BHEAN CHOMAINN.

Fonn.—Dh' fhalbh mo bhean-chomainn ;
Cha tig mo bhean-ghaoil.
Gu-n d' fhalbh mo bhean-chomainn ;
Bean-thogail nan laogh.

Thig blàth air a' ghiubhas ;
Agus ùbhlan air géig ;
Cinnidh gucag air luachair ;
'S cha ghluais mo bhean fhéin.
Dh' fhalbh, &c.

Thig na góbhra do'n mhainnir ;
Beiridh aighin duinn laoigh ;
Ach cha tig mo bhean dachaigh,
A Clachan nan craobh !
Dh' fhalbh, &c.

Thig màrt oirnn, thig foghar ;
Thig todhar, thig buar ;
Ach cha tog mo bhean luinneag,
Ri bleoghann, no buain !
Dh' fhalbh, &c.

Cha dìrich mi tulach;
Cha shiubhail mi frìth;
Cha-n fhaigh mi lochd cadail,
'S mo thasgaidh 's a' chìll!
Dh' fhalbh, &c.

Tha m' aodach iar tolladh—
Tha'n olann gun snìomh;
Agus deadh bhean-mo-thaighe,
'N à laidhe fo dhìon!
Dh' fhalbh, &c.

Tha mo chrodh gun ăn leigeil,
Tha'n t-eadradh aig càch;
Tha mo leanabh gun bheadradh,
'N ă shuidh' air a' bhlàr!
Dh' fhalbh, &c,

Tha m' fhàrdach-sa creachta,
'S lóm mo leac, 'us gu-r fuar;
Tha m' ìonmhas 's mo bheairteas,
Fo na leacan 'n à suain!
Dh' fhalbh, &c.

Uist, a chagarain ghràdhaich—
Caidil sàmhach, a luaidh;
Cha tog caoineadh do mhàthair,
Dean bă-bà a-nis 'uain!
Dh' fhalbh, &c.

# BEANNACHADH-BÀIRD DO'N GHOBHAIN MAC-GRIOGAIR,

## Le Fear-Ceirde Dha.

Cha dean mi brosgul 'nam dhàn,
Mu 'm mìll mi fortan na càraid-òig :
'An toiseach a' bheannachaidh-bhàird,
Tha lot ort a dh' fhàg a'bhròg :—
'S i 'chusp e !

A Dhonnachaidh, gu-m meal thu do chéil',
Gur h-ait leam fhéin thu 'bhi buan.
Làmh-dheas a dheanadh an gnìomh,
'S nach bu tais a shéideadh an gual.

'S e a's sloinneadh do m' fhear-ceàird,
Griogaraich o'n àirde near :
Daoin' a dheanadh a' chòir,
'S a sheasadh gu còmhnard, ceart.

'S co deas leotha muir 'us tìr,
'S co deas leotha frìth 'us fairg' ;
'S co deas leotha faghaid bheann,
Siubhal ghleann, agus learg.

Tha buaidh ort nach faodar àireamh :
Chuireadh tu gloin ann an sgàthan,
Dheanadh tu minidhean céire,
Chuireadh tu téudan 'an clàrsaich !

Dheanadh tu làmhainnean-iarainn,
Chuireadh tu bial ann an sporain.

Dheanadh tu crùisgeanan soluis,
Agus locraichean-blàraidh!

Dheanadh tu 'n t-archrann nach b' olc,
Leis an cuirteadh coirc 'us eòrna;
Coibe, coltar, agus soc,
A threabhadh na cnoic le'n srònan.

Siosar, snàthad, agus sgian,
Agus snìomhaire math, ùr;
'Us tora 'dheanadh an toll,
'Us sgoradh 'nä bhonn gu 'shàil.

'S tu 'cheannaich an t-òl a bha daor,
'N uair a chuir thu na daoine o rian:
Ceithir leth-bhodaich dhiag—
Seachd 'us bonn-a-sia am fear!

---

## MUILIONN ALLD-LEACAIN.

B'e Iain Midseil foirbheach còir a bha 's na Garbh-chriochan. Thuit do'n ghràn a bhi gann bliathna 'bha sid, agus chaidh am Muilionn á rian. Bu duine ro ait am muilleir; agus bha e 'cumail amach gu-m b' iad na sìthichean a bha 'cur a' mhuilinn air aimhreith. 'S e deireadh a thainig ás an fhealadhà gu-n d' fhuair e béum-clachain air son a bhi 'cur orrachan as-leth an fhoirbhich.

O! ciod è 'chuir mise,
'Thighin 'am measg an t-sadaich?

B' anns' 'bhi feadh nan sliseag—
'Cluitbeag ris na maidean.
'S e 'lughdaich mo mhisneach—
Na h-iaruinn 'bhi glagach,
'S na coguisean gliogach,
Gun smid aig a' chlabar!

Gur h-e Mac an Tuairneir
A rinn an dunaidh:
Mo dhealgan a ghluasad,
'S a chur á cuma.
Thog e 'chlach-uachdair
Ri stuaidh a' mhuilinn.
Bu shleamhn' i na 'n t-sluasaid,
'S cha tug e buill' oirr'.

'S ann 'tha 'm fasan ùr
Ann am measg nam muillear;
Briseadh nan cùban,
'S 'gän cur á cuma.
Gur fasan nach fiù e
A thàinig á Muile;
'S i 'n Doideag a thùr e.—
'S ann leam gur duilich.

'S cìnnteach gu-n robh ise,
Làn iospainn 'us aspainn.
Cha do bhuannaich mis air:
Thug i 'm mhàoil an craicionn!
Mur biodh Dòmhnull iochdmhor,
'S fhad o'n bha mi creachta,
'S mo chàirdean le gliocas,
A' cumail rium taice.

O ! gur duine truagh mi
On 'thàinig mi 'n mhuilionn.
Mur toilich mi 'n tuatha,
Bidh mi ann an cunnart.
B' fhèarr a bhi 's an uaigh,
Na 'bhi anns a' chumadh.—
Teichidh mi Di-luain,
'S theid do Bhaile-Lunnainn.

Thuirt Iseabail : " A Ràghaill,
Cha-n ogh' thu do d' sheanair.
Bha d' athair le bàrr,
'Nä mhuillear gun mhearachd.
Do dhùchas-sa ri ceàird,
Cha-n fhaod a bhi na 's daingne :
D' fhaotainn anns a' ghràn,
'Us do bhreith 's an treabhailt.

Tog ort 'us glac misneach,
'Eirich 'us bi tapaidh ;
Ruig a sìos Iain Midseil,
'S bheir e dhuit na facail ;
Cha ghabh e droch mheas diot,
(Ged a tha thu d' ghealtair)
An uair a gheibh e fios,—
Gu-m beil thu 'm meas d'ä altair."

Ràinig mis an tréun-laoch,
'Tha thar gach cuiridh.
'S e cridhe na féil' e,
'Us oide gach muilleir.
Dh'innis mi dha 'n stéidh
Air an robh mo thunaidh—

Gu-n teichinn—gu-m b' éudar,
'S nach tiginn tuille !

Thug e cupal shlios dhomh,
'S labhair e car ascaoin ;
'S mhaoidh e air mo mhilleadh,
Mur tillinn gu tapaidh.
" Bheir mi dhuit na gibhtean,
On 's ogh' thu do Ghill-easbaig ;
'S theid mi fhein le m' phiocaid,
'Us breacaidh mi 'chlach dhuit."

Thug mi greis 'gam chluaideach,
An deigh nam buillean.
Dh' aithnich mi nach m' fhuath 'bh 'air,
Ach, toil mi dh' fhuìreach.
Cha sheallainn air gruamach,
Ged gheibhinn tuille,
On gheall e dol suas leam,
Gu ruig a' mhuilinn.

Chaidh e os-ceann ciste
Air 'n robh fichead stapull.
Fhuair e cearcall miotailt,
'S chrioslaich e mu' fhalt e.
Leabhar-dearg na fiosachd,
'Gä chlisgeadh fo 'achlais ;
Léum e suas air iteig,
Gu uisge Alld-Leacain !

'N uair a ràinig e shuas,
Air iomachd an t-sruthain ;
Cha robh slugan no bruach ann,
Nach d'rìnn e shiubhal ;

Gach bòcan 'us uamhlach
A bh' anns an uidhim,
'Teicheadh anns an nuallanaich
Do na bruighean !

B' ann an sid 'bha 'an t-sitrich,
Ann am measg nan glaistig.
Leabhar-dearg Iain Mhidseil,
'G än tiopadh 's 'g än tapadh :
Gach buidseach 'us raidseach
Bha 'n litir a' glacadh.
'S fhuair e cuallach dhrisean
'S dh' ìobair e am paca !

Chuir mi dhìom gach gruaman,
A bh' orm, 'us mulad.
'Dh 'aindeoin mo luchd-fuatha,
Bithidh mi 'nam mhuilleir—
Gach calldach a fhuair mi,
On thàinig mi 'n mhuilionn
Rinneadh sid a suas domh,
Le fear a' churraic !

DÒMHNULL MUILLEAR.

# LUADHADH NAM BANABHUIDSEACH :

## Gormshuil agus a' Bhana-Gharannach.

### Gorm'uil.

Hì hiù O ! sid gu-n cluinneam,
Hì hiù O ! gar am faiceam,
Hì hiù O ! gar am bitheam,
Hì hiù O ! beò ach seachduin !
Hì hiù O ! creach an t-Sìthein,
Hì hiù O ! creach an Lagain,
Hì hiù O ! creach Chuilidh-Rois,
Hì hiù O ! 'S Bhaile-magh-Ghlastair !
Hiro, hăro, hóro, éile !
Hiro, hăro, fuaim na cléithe !

Hì hiù O ! 'mhollachd bo-dhubh,
Hì hiù O ! no bo ghuaillionn,
Hì hiù O ! eadar Ladaidh,
Hì hiù O ! 's Gairidh-ghualach,
Hì hiù O ! nach toir Ailean,
Hì hiù O ! donn air ruaig leis !
Hì hiù O ! cò 'chuireadh tu,
Hì hiù O ! g' ăn toirt uaithe ?
Hiro, hăro, hóro, éile !
Hiro, hăro, fuaim na cléithe !

### A' Bhan-Ghar.

Hì hiù O ! Gheibhteadh sid ann
Hì hiù O ! 'n Doch-an-fhasaidh,

Hì hiù O! bodaich bheaga,
Hì hiù O! chroma, chairtidh;
Hì hiù O! cuarain-laoicinn,
Hì hiù O! stocaidh-chraicinn,
Hì hiù O! breacain-liathglas,
Hì hiù O! dronnag bhradach!
Hiro, hăro, hóro, éile!
Hiro, hăro, fuaim na cléithe!

GORM.

Hì hiù O! com' gu'n dubhairt,
Hì hiù O! 'chaile bhradach,
Hì hiù O! gu-n robh Ailean
Hì hiù O! donn gun chaiseart.
Hì hiù O! cha ruigeadh i leas e,
Hì hiù O! Bha iad aige;
Hì hiù O! brògan mìn-dubh,
Hì hiù O! ciaraidh, cairtidh.
Hì hiù O! stocaidh de'n t-sròl
Hì hiù O! dhearg mu 'chasan.
Hiro, hăro, hóro, éile!
Hiro, hăro, fuaim na cléithe!

Hì hiù O! ruaig a' chaorain,
Hì hiù O! leis an abhainn;
Hì hiù O! 'S a' ghràin eòrna,
Hì hiù O! 'm bial na brathann;
Hì hiù O! air na tha beò
Hì hiù O! 'chinne d' athar—
Hì hiù O! eadar chlann òg,
Hì hiù O! 's mhnathan-taighe.
Hì hiù O! 's Eilean Droighneachain,
Hì hiù O! 'bhi 'n ä lasair.

Hì hiù O ! mur creid thu sid,
Hì hiù O ! seall a mach air.
Hiro, hăro, hóro, éile,
Hiro, hăro, fuaim na cléithe.

Bha sid 'nä bhuidealaich; agus sgàin a' Bhana-Gharannach air a' chléith leis an fheirg

---

## BAILTEAN GHLINNE-GAIRIDH.

Poll-an-Onchain, 's am bi 'n fhorfhais air na h-eich.
Gleann-Laoidh 's am bi 'n t-saothair a mach.
Buail-Fhìnn 's am bi 'n t-ìm geal.
Ladaidh riabhach nam ban bòidheach.
'S Ardachadh-dubh far 'm bu chòir dha.
Achadh-Uainidh odhar,
Baile-Ruairidh reamhar,
Ballachan, 'us Gairidh Ghualach,
'S Bad-an-t-Seobhaig an eoin uasail.
Ardachadh odhar na luatha,
Daingeann nam preas, 'us Achadh-luachrach,
'S Muin-Eireaghaidh a' phrasgain uallaich.
Lùnndaidh a' Chreagain,
Faicheum a' bhradain,
Cruinne-bharran, Barrabharran
Bad na slignich, 's Ionbhar-iogair bheag nan-cnò.
Droighneachan na mine mìne,
Us Ionbhar Ghairidh
'S am bi toradh an éisg ghil.

Alastair Mac-Cuaraig.

## DUÌCH-LOCH-IAL.

A' Mhaigh-mhòr, an t-Sròn, 's an t-Earrachd.
Ceann-Loch-ial, 'us Druim-na-Saille,
Murlagan dubh, gnàda, greamach,
Caoinich, Caillich, Ceann-a-Mhuir.

---

## AIRD-GHOBHAR.

Ma théid thu 'dh-Aird-Ghobhar,
Far am bi an ganntar—
Far an ichteadh na gobhair
Mu 'm feannt' iad !
Na taghail 's a' Chùil,
No 's a Chìll ;
Na taghail an Salchan nan creag,
'S tha Ionbhar-Sannda air bheag bìdh !

Aonghus nan Aoir.

---

## GLEANN-NIBHEIS.

Gleann-Nibheis, gleann nan clach,
Gleann 's am bi 'n gart anmoch ;
Gleann cumhang, gleann fàs,

Gleann dubh, fada, fiadhaich, gnàd,
'S am beil sluagh a' mhì-ghnàis—
Gleann ris 'na chuir Dia ä chùl,
Amar sgùrainn an domhain mhóir.

BARD AIRD-GHOBHAR.

---

## RANNAN FÌRINNEACH.

Chunna mi Eaglais Glaschu,
Chunna Caisteal Dhùn-Eidin,—
Dùn-Canaich Mhic-Gille-Chaluim,
Calasraid 'us Ionar-Eireann.
Chunna mi Eig agus Ile,
Chunna mi Cinn-tìre, 's Barraidh,
Thug mi seachduin 'an *Kirkcaldy*,
'S air Bealach-na-Bà chaidh mi thairis.
Chunna mi Dun-Phris 'us Cataobh,
Chunna mi Geat Ionar-Aora,
Chunna mi 'n gobhainn a bha'n Easaich,
Chunna mi Ceapach nam péuran.
Drochaid mhór 'an Ionar-Nis,
Cinn-a-chneis 'an Dùn-Blathainn,
Eòrna 'n Ros-Chill-Andrais,
'Us seann stuic 'an Uachdar-shrath.
Coille leamhain 'an Achadh a' Mhadaidh,
Raineach fhada 'n Leitir-Fhiùnnlaidh ;
Bidh na féidh 'an Coire-Bhrodainn,
'Us dubh bhodaich 'am Both-Fhiùnntain.

'S aithne dhomh Beinn-obainn-aoigh,
'S aithne Coill Chinn-a-Mhara,
'S aithne dhomh 'n Rugha, 's an Caol,
'S Tobhta Raonuill an Colla.
'S a' Chròc Mhuileach, an Còrn Collach,
'S Cro an eich 'an Cearrara.

G. NA CEAPAICH.

---

## RANNAN-BRÉIGE.

Dh' éirich mise moch 's a' mhadainn,
'S chualas cruit 'g à séinn ;
Bàngaid aig a' chat,
'N déis ä bhaisteadh anns a' chìll.
Pìob-mhòr air an fhitheach,
'Us fiodhal air an ròcas ;
Targaid air a' bhud-a-goc,
'Us musgaid air an smeòraich ;
Sgiath 'us claidheamh air an dreathan,
'S e gu leathan còmhnard.
Am bricein-beith' a' treabhadh,
An seobhag a' cliathadh ;
An uiseag ag uirsgealadh,
'S an luch a' cur gun fhiamh oirr'.
Chunna mi ioghnadh mòr,
'S ìoghnadh mòr a chunna mi :
Craobh gun bhàrr, gun duilleach oirr',

'S i 'fàs gun bhun, gun fhriamhaich !
Chunna mi—'s cha b'ioghnadh leam,
Paidhir thrómb 'am bial a' bhruic,
Chunna mi 'chorrach a' danns',
Chunna mi 'creic branndaidh 'mhuc!
Ged chunna mi na chunna mi,
Cha-n fhaca mi na daoine !
Chunna mi na caoirich
A' caolruith a' bhalgaire.
Chunna mi 'n iolaire 's an tràigh,
Agus tàrmachan na beinne ;
An fheadag a' spìonadh fraoich ;
Chunna mi 'n fhaoileann ri teine.
Chunna mi na lochanan,
'S na tobraichean, a' tràghadh.
An fhairge ghlas na h-iomairean,
Fo churrain 's fo bhuntàta.
'S na bha ìnnt' a dh' uile-bheistean,
'G imeachd air äm màgan,
A' dol a ghabhail gearrastain,
Do dh' fhearann Thighearna-Ghrannda !

G. Na Ceapaich.

---

## AOIRE NAN LUCH.

A h-uile luch fhirionn 'us bhoirionn,
Eadar Cnocan Dail-na-carra,
Agus Ionbhar Alld a' mhuilinn,
Bithibh ullamh gu dol thairis.

Gabhaibh seachad air an dàm,
Beagan am bràigh a' mhuilinn,
Cumaibh sìos rathad-mòr an Diùc,
Seachad cùl Tom na h-aire.
Ruigibh an sin Drochaid-Nibheis,
Tha i tioram, 's bithibh thairis.
Gabhaibh sìos cùl nan gàradh,
Seachnaibh an t-Sràid, tha i soilleir,
Mu-m mùch iad sibh fo 'n casan,
'S mu-n saltair iad 'nur goille.
Tha figheadair 'an ceann shìos a' bhaile,
Agus ciste mhine air ä chùlaobh.
Fanaibh 'an sin gus an abaich eòrna Shiùna.
Agus cho ceart 's gu-m beil boinn uisg'an Lòchaidh,
Cuimhnichibh an t-òrdugh 'chleachdadh.

Aonghus nan Aoir.

---

## LINN AN AIDH.

"An uair 'bha 'Ghàilig aig na h-eòin,"
Bha 'm bainn' air an lòn mar dhriùchd.
A' mhil a' fàs air bàrr an fhraoich—
A h-uile nì cho saor 's am bùrn.

Cha robh daoin' a' pàidheadh màil,
Cha robh càin orra no cìs—
Iasgach, sealgach, agus coill,
Aca gun fhoighneachd, gun phrìs.

Cha robh cogadh, cha robh còmhstri,
Cha robh cònnsachadh, no stréup ann ;
H-uile h-aon a' gabhail còmhnuidh
Anns an t-seòl'bu deòin leis fhéin e.

Cha robh guth air crich no tòir,
Bha gach dùil 'tigh'nn beò 'an sìth ;
Féum sam bith cha robh air mòd,
'S lagh na còrach air a' chrìdh'.

'Dh-òr no dh' airgiod cha robh miagh,
Sògh 'us fialachd air gach làimh ;
Bochduinn cha d' fhiosraich neach riamh,
'Us duine cha d' iarr cuid chàich.

Bha caoimhneas, comunn, iochd, 'us gràdh,
Anns gach àit 'am measg an t-sluaigh ;
Eadar far an éirich grian,
'S far an laidh i niar 's a' chuan.

Bha gach achadh fo thróm bhàrr,
Gu torrach, làn, air ä chluain ;
Bliochd 'us bainne aig an àl—
Innis 's gach àit aig a' bhuar.

Cha robh féum air cléith no crann,
Chinn gach nì neo-ghann leis fhéin ;
Meas 'us blàs 's a h-uile h-àm—
A' bhliadhna 'nä sàmhradh gu léir !

Iain Mac-Cuaraig.

# ÒRAN
# DO DOMHULL-DONN, MAC FHIR BHOTH-FHIÙNNTAIN,

ANN AN EIRIC ORAIN A RINN E DH'A GHOISTIDH MAC-A' GHLASRAICH PIOBAIRE GHILL-EASBAIG NA CEAPAICH, MAC A PHEATHAR. BU BHANA-CHAMSHRONACH 'BU MHATHAIR DHA.

FONN—Ho hì ri ghеallaidh,
Air faire co nàile !
Ho hì ri ghеallaidh,
Air faire co nàile !
Air falbhan beag oho,
Trom othoro nàile !
'Bhi 'gur ruith air feadh dalach,
Le géur-lanna 's e b' fheàrr leam !

'S mòr a' bhleid 'us an stràic,
A rinn blàirean ri 'ghoistidh ;
'Cur nan Duibhneach 'an àirde,
'S mòr gu-m b' fheàrr leinn fo'r cois iad.
Ach ńa-n cumadh iad blàr ruinn,
'An éiric làraichean loisgte ;
Dh' fhàgadh faobhar ar greidlein.
Iad 'am freasdal än coise.

Ge b'e 'dheanadh rium éisdeachd,
'S a léughadh a' ghealtachd,
De shìol Ghille-Bhrìde,
Dia 's an rìgh a chur as da,

Ged a thà mi leth-bhreòite,
Mo chuid de'n chòmhraig na'n seachnainn,
Nar a mheal mi am muineal,
Leis 'na ghuidh mi 'n duigh m' achain.*

'Mhaoil-onfhaidh, 'Mhaoil-onfhaidh,
Tog dhe d' onfhail, 's dhe d' shéitil.
Ma tha thu lom lan de dh' aineol,
'S còir dhuit teannadh ri géumraich.
'S ann ri cinneadh do mhàthar,
'Chaidh do mhàsan 's do shléisnean :
Cha tagair Clann-Dòmhnuill,
Mìr, le còir, ach am béul diot.

(*Ris a' phìobaire.*)

Tha blàth na brice 's an t-sròin ort,
'S mòran frògaich 'n ad aghaidh.
Càm bhial ronnach do sheòrs' ort,
Do theanga leòmach làn gleadhair.
Tha thu 'chinneadh nan cealgair,
Nam briagair 's nan spleadhair.
Chaidh an ceann dhe'r n-àrd thraoiter,
'Chuir an fhoill greis air adhart.

G. NA CEAPAICHE.

* Alias "Ris 'na chuir mi'n diugh ac huinn."—*Bha tinneas-an-righ air.*

# IAIN ÒG MAC ALASTAIR.

FONN—"*Lachann-òg Mac-ionmhuinn.*"

Slàint Iain òig Mhic Alastair,
Do'm bu dual 'bhi 'm Farralainn,
Olam le cruaidh chaithreim i,
Gu-m maireadh buan an drèam.

Slàint an fhìreoin lùth-chleasaich,
Cho fìrinneach 's bu dùchasach ;
'Choisinn geall nan cùrsan,
Ge bu lùthmhor clanna Ghall.

An t-sean fhuil uasal, onorach,
Cha d' fhuaras mu-n cuairt coimeas d'i;
Cha tàradh bruaidlean conas aisd',
Gu folachd, no gu strìth.

Frisealach fial, farsainn thu,
Misneachail, garg, farasda;
Bu tric 'an cìnnseal baiteil thu,
Ri casgairt gun riamh call.

Glòir do'n Rìgh d'an géilleamaid,
(Rinn cuibhl'-an-fhortain éirigh leinn.)
'Chuir oighr' le cliù 'us céutaibh air
Mac-Shimidh 'dh-éug 'am Màrr.

ALASTAIR FRISEIL.

## FREAGAIRT.

'Soiridh uam dhuit, 'Alastair,
Ge mòr do phròis 's do mhearaichinn;
Clann-Dòmhnuill os cionn d'analach
Ge b' oil leat e 's am bàs.

Ma is sgoilear léughaidh thu,
'Tha làn de bheachd 's do léirsinneachd;
Thoir cuimhne cheart mar dh' éirich do
Bhlàr-Léine sid 'bha thall.

Iain Mùideartach mòr, iomartach,
'Mac oighre sin 'bu shine dhiubh;
A dh' aindeoin na bha 'd chinneadh ann,
Gu-n robh Mac-Shimidh 'n láimh.

Mar dhearbhadh air mo theisteanas,
B 'e Moirist a b' fhear-freasdail da,
Air chor' us gu-m bu mhisd' e e,
Cha d' dhealaich ris ach mall.

Ach, sgéul beag eile dh' ìnnsinn duit,
Mar chòmhdach air 'bhi fìrinneach;
Mu dheireadh sin na dìnnearach,
Gu-n robh Mac-Shimidh marbh!

B' ioma cuilbhear freagarrach,
A bh' aig a' bhuidhinn spreigearra,
'Us Spàinteach, lìomha, leadarra,
'S Clann-Shìm fo eagal bàis.

Bu lìonmhor gòrsaid ghlas-thairgneach,
Aig tuath nam mòr-lann sgaiteacha;
'Toirt fala 's feòl' gu d' fhas-lomairt,
Fo chrann nam bratach àrd.

Ged phaisgeadh gruagan fùdar leibh,
'S an fhasan nach bu dùchasach,
Chaidh ruaig feadh choillt' 'us chùiltean
Air gach fùidse 'dh' fhuirich slàn!

G. Na Ceapaich.

---

## AN DROBHAIREACHD.

Fonn—Bheir mi hó air m' orradh hò,
Hao ill ó air m' orradh fhéin.
Dh' fhalbhainn fhéin air m' orradh hó—
Thogainn fonn 's gu-n ceannaichinn spréidh.

Tha mi air m' orradh an dràst,
Ona dh' fhàg iad mi leam fhéin;
'Us mi 'n Uithist 'ceannach bhà,
'S ciad 'nam làimh de m' chreideas fhéin.
Bheir mi, &c.

Ghabh mi 'n toiteach moch Di-màirt,
'S chaidh mi sàbhailte gu féur;
Reic mi na h-eich anns a' Phàirc,
Seachduin mu'n tàinig an fhéill.
Bheir mi, &c.

Ged bha barail mhòr aig càch,
Gu-n robh mi iar fàs gun nì;
Tha mo phòcaid an diugh làn,
'S gun mo làmh ri ite pìnn!
Bheir mi, &c.

'N uair a chunnaic mi mar 'bh'ann:
An crodh cho gann air an fhéill;
Ghabh mi na h-eich ás än ceann,
'S air mo làimh cha robh mi 'n éis.
Bheir mi, &c.

Dh' aithn'inn an t-agh dubh, no ruadh,
Dait' air suaicheantas ä bhéin;
'S na-n leanadh a' phrìs a suas,
Chumainn fhéin mu'n cuairt än céum.
Bheir mi, &c.

Adharc fhada, ghorm, no dhearg;
Cluas mhòr 'us earball d' ä réir;
Speir mholach, leathan, gharbh,—
Bhiodh e searbh mur bimid réith.
Bheir mi, &c.

E 'bhi leathan os ä chionn;
Goirid o'n dà shùil ä bhéul;
Fionnadh dualach, tiugh 's e dlùth,
Gun 'bhi fo na ghlùn ach réis.
Bheir mi, &c.

Aisne leoghar, dhomhain, chróm,
Trusadh 'n ä chóm air an fhéill;
Togail ann a suas gu 'bhàrr,
Aigionnach 'nä nàdar fhéin.
Bheir mi, &c.

Thug mi gaol do'n chèaird cho mòr
'S na-m biodh mo stòras d' ä réir,
Dh' fhàgadh e mi rithist óg;
'G ioman dhròbh 'us iad leam fhéin.
Bheir mi, &c.

ALASTAIR MAC BHARR-AOIS.

---

## A' CHÀIM.

### AN SEALGAIR AGUS AM FIADH.

SEALGAIR.

Gur a mis 'tha fo mhulad,
'S mi 'bhi 'fuireach 's a' Chàim;
Ann am bothan gun fhasgadh,
Gun mhacnus, gun mhaing.
On 'chuir sneachda nan sléibhtean.
Gàradh-gléut' orm cho teann;
Thriall mo shùgradh, 's mo mhànran,
Chaidh mo spàinteach air-chall.

Righ! gur cianail a nochd mi,
'S fiabhrus goirt ann am cheann.
Chaidh mo shùgradh fo smalan,
Leis a' mhalairt a bh' ann.
Ghèarr mi gaoth agus talamh,
Air fear eangach nam beann;
'S leig mi 'mhaighdean m'ä thuairms,
Ach cha d'fhuair e uam deann.

### Fiadh.

Thuirt an t-ùdlaich 's e 'tarraing:
  " Se mo charaid a bh' ann,
'Thug 'am fuadach do leannan,
  Do Ghleann Srath-farair nam beann.
Ged robh 'mhaighdean fo d 'achlais,
  'Siubhal ghlac agus ghleann;
Chaoidh cha leag thu air mòintich,
  H-aon de m' sheòrsa gun tàing!"

### Sealgair.

Bha mi eòlach mu d' phàirtidh,
  'S na bi tàir orm 's a'chùis.
Ma bhios mise 'nam shlàinte,
  Gheibh thu pàidheadh le cliù.
Ge mòr d' earbs' ás do chasan,
  'S á faicill do shùl :
'Dh-aindeoin sròin' agus claisteachd,
  Dh' fhàgainn d' astar gun lùs.

'S ioma fear cho bras, meanmach,
  'Bha cho earbsach 'us tù.
'Chuir a' mhaighdean gu cadal,
  Air leab' ás nach dùisg.
'Nuair a léumas an t-srad ris
  An fhùdar bhras 'thig o'n bhùth,
Gu-m bi toll ann ad léine,
  Seal mu'n éirich an driùchd.

'S tric a dh' fhalbh mi leat air astar,
  'S mi gun airteal gun sgìos;

Bhiodh tu luibte 'nam bhreacan,
'Siubhal leth-taobh na frìdh;
'Gabhail fàth air greigh uallaich.
'Chuireadh gluasad fo m' chrìdh'.
'S 'n uair a chaogainn an t-sùil riuth',
Bhiodh pàirt de'n chùnntas g'än dìth.

'S tric a thug mi sgrìob-fheasgair,
('S cha bu bheag orm ì.)
Tarsainn càthar na Caiplich
Beinn nan lap 'us Féith-Il.'
Coire-creagach a' mhaim 's am
Faighinn àbhachd leam fhìn.
'S e 'bhi 'fàgail nan sléibhtean,
'Dh' fhàg fo éislean mo chrìdh.

Uilleam Mac-Coinnich.

---

## DEOCH-SLAINTE FIR-CHRAINEACHAN.

Deoch-slàinte fir Bhràigh Loch-Abar:
Daoine sgairteil, reachdmhor, làidir—
Daoine smachdail, beachdmhor, buadhach,
'S iad daonnan uasal 'nän nàdar—
Daoine glice, fiosrach, iùnnsaicht,'
'S mòran cliù orr' anns gach àite.
Na-m biodh mo chomas mar mo dhùrachd,
Dh' fhaodainn än cliù 'chur na b'àirde.

Iain Mac-Cuaraig.

# FEAR BHAIL-AN-EASBUIG.

CUMHA DO DH-UILLEAM MAC-AN TÒISICH, FEAR BHAIL-AN EASBUIG, 'AM BAIDEANACH.

'S coimeas mise do dh-Oisean
'Bhiodh ag ìnnse mar'thachair do'n Fhéinn ;
'Bhiodh a' bruidheann mu Oscar—
'Bhiodh ag osnaich mu ghnìomh nam fear tréun.

Gur h-e 'mhiadaich mo dhosguinn—
'Luaths 's 'chaidh Uilleam mac Lachluinn gu h-éug:
Laoch òg 'bu mhòr urram—
Gallan-mullaich nan Tòiseach gu léir.

'S beag an t-ìoghn' thu 'bhi spòrsail,
'S a liuthad friamh mhòr as'na chinnich do chréubh,
Fuil Righ Fionnaghal, le còmhdach,
'Nà lìnigeadh beò dha do chré.

An uair a thogteadh leat bratach,
Gu-n éireadh Clann-Chatain fo d' sgéith.
Dhut bu dùchas 'bhi agad,
Taobh thall Lòchaidh, 's Loch-Lagain fo chìs.

Co leis 'bu dàna ort bagairt?—
Thig ort Granndaich, fir ladurna, bhorb.
Thig suinn òg á Srath-Ghlais ort—
Thig na Seathaich 'n àm cnagadh nan òrd.

Mar sid 'us Clann-Fhiùnnlaith,
'Thig a nall á Bràigh-mhàrr 'g am bi 'n ceòl ;

Mar-ri cinneadh mór d' athar,
'Thig mar sheobhaig gu cath ás na neòil.

Thig ort Tighearna-Chluainidh,
'Bhratach-Uaine 's na gaisgich nach tìll.
'An àm tional do chàirdean,
'S lìonmhor sròl agus crann os do chìnn.

'An àm socruchadh cùise,
'N uair a shuidheadh, 's a' chùirt, an luchd-breith,
A thoirt téinnteis, no bìnne,
Air do bhilean thigeadh 'n fhìrinn a mach.

Breith mhi-cheart cha bu bhéus dut,
Cha do ghlac riabh, an éucoir, do bheachd,—
'S tric a thug thu á prìosan,
Duine truagh 'us ä bhìnn gu neo-cheart.

Tha do pheathraichean truagh dheth—
Nial än gruaidh' mar dhuilleag na dris':
Eadar odhar 'us uaine—
Mar an cluaran a thilgteadh á lios.

Mar sgaoth sheillean 'am bruachaig
'Caoidh na meal' thugadh uap' ás an sgip—
Iad a' cumha mu'm bràthair,
'N déigh ä thasgadh, 's ä chàradh fo'n lic!

Tha do bhean iar à cuaradh
O'n là 'chual i an sgial so 's gur fìor ;
Spion 'us tharraing i 'cuailean—
Thug i nuas e bhàrr mullach à cìnn.

Tha nial an Aoig air do gheata,
'S Tùr uain' nan clach snaighte gun smùid !

O'n là 'chaochail do phearsa,
Bhris na téudan—chaidh stad 's an luchd-chiùil!

Chluinnt' a 'phìob ann, 's a' chlàrsach—
Cuilm 'gà caitheamh—b'e d' àbhaist 's do mhiann;
'Cur mu'n cuairt do dheoch-slàinte,
Gun aon dibh ann 'bu tàire na 'm fìon.

Cas a dhìreadh a' mhonaidh—
Leat bu mhiannach 'bhi 'siubhal nam meall
Le d' iùthaidh ladhaich nach diùltadh,
An déigh à taghadh, 's a h-ùilleadh o'n cheard.

'N uair a loisgeadh i 'm fùdar,
('S a chaogadh tu 'n t-sùil ris an àrc)
Gu-m biodh aoltair an fhuarain,
Iar ä leagadh 's na bruachan fo àr.

Cha robh bàrr aig mac duin' ort
('S fiosrach mòran mar bhuidhinn thu'n geall)
'Thoirt an eòin ás na spéuran,
Fhuair thu 'n t-urram gu léir 'am measg Ghall.

Bu tu marbhaich a' bhradain
'S an eòin-bhàin 'bhios air bearradh nan càrn.
Cùl-taice thruaghan, 's dhìol-déirce,
Suilbhear, duineil gun phléid, ri d' luchd-dàimh.

Ach o nach beò thu ri d' fhaighinn,
Guidheam cuibhleachan-rath air do chloinn—
Do mhac 'bhi 'n Ceann Loch na Maighe,
O 'n 's tu mac piuthar nan Tòiseach a th 'ann.

CALUM DUBH MAC-AN T-SAOIR.

## ORAN AN T-SAIGHDEIR.

Ged nach 'eil mi ach òg,
S' beag m' aire air ceòl ;
Rinn m' aighir 's mo phròis
    Mo thréigsinn.
Dol do 'n arm de m' cheart deòin,
'S mì 'chaidh iomrall 's a' cheò ;
Sid am marg' nach do chòrd
    'Nä dhéigh rium.

Fhuair mi gealltannas mòr,
Le boinn agus còir,
Air nighean Rìgh-Deòrs',
    Mar chéile.
Na-n creidinn än glòir,
Cha b' eagal ri m' bheò,
Dhomh 'an airgiod, no'n òr,
    No 'n éideadh.

'Nuair a shuidh sinn ag òl,
'S a ghlac mise an t-òr,
Gu-n robh drèam mu na bhòrd
    'Gar n-éisdeachd.
Bha danns' ann—bha ceòl,
'Cur na bainnse gu dòigh ;
'S e mo chall-s' a bha mòr
    An déigh sid.

'S iomad oïche fhliuch fhuar,
'Thug mi 'marcachd a' chuain,

Ona chìnn an dath ruadh s'
 Air m' éideadh.
Thug mi turus dà uair,
Gu righ-Lochlainn nan cuach ;
'S ann d'ä rìgheachd 'bu chruaidh
 An sgéul ud.

Cha robh séud 's an robh luach,
Eadar luingeas 'us shluagh,
Nach do ghlac sin 'an cluain
 A chéile.
Loisg sinn 'aitreabh 'nä ghual,
Chuir sinn gaiseadh 'nä *Sguaib*,
Thug sinn creach ás le ruaig
 Béum-sgéithe.

Bha mi 'm Portugal thall,
'S cha b'e m' fhortan a bh'ann,
'N uair a nochd sinn cia 'n lann
 'Bu ghéire.
'N uair a ràineas an càmp,
Air Sliabh altair na Fraing,
Cha robh 'chasgairt ud fann
 Mu'n ghéill iad.

Fear le feadan thri bann,
'Gä spreigeadh 's a' champ ;
Bu bheag dheth 's an àm
 Mo chéutabh.
B' annsa géum aig mart seang,
'Dol do'n bhuaile 'nà deann,
'S bean 'gà leigeil 'am fàng,
 'S a' Chéitean.

Cha do shocraich mo shàil,
'N uair a chuir iad mi 'n Spàint;
Teas 'us fuachd ann am pàirt
A chéile.
Measg sluaigh air bheag bàigh,
Nach gabhadh truas ri fear-càis,
Ged a bhuail air am bàs
'Nä éiginn.

Gu-n robh m' fhuil air a' bhlar,
'Cur na tuasaid gu làr,
'S goirt a fhuair mi mo chràdh,
'S mo dhéuchainn:
Gu-n robh 'n uair gu ro bhlàth,
Mu 'n do bhuaineadh am bàrr;
Gu-n robh cuan de shruth bàit'
Fo m' léine.

'S ioma fàrdach 'us frògh,
Far an robh mi tra-nòin,
Ona chaith mi 'n ciad chòt,
'Us léine.
Agus clàr, agus bòrd,
Air na chàireadh mo lòn,
'S tric a phàigh mi dhoibh òr
'Nä éiric.

'S gann àit de 'n Roinn-Eòrp,
Eadar thràigh 'us thir-mòr,
Nach 'eil làrach mo bhròig
'S gach céum dheth.
Falbh feadh fhàsaichean feòir,
Agus àrd-bheanna ceò,

Ri uchd spàirn agus gleòis,
'S ratréuta.

'S fad on chualas am rann,
Mar a theirear 's a' champ :
" Cha dean aireachas mall
Bonn-féuma."
Dh' fhaodainn-s' 'n air' 'thoirt 's an àm
'Chaidh mo tharruing 'an rànc,
Nach robh càirdeas aig ceann
Ri 'chéile.

'Fhir a shiùbhlas mu thuath,
Thoir an t-soiridh so uam,
O nach d' fhàg mi fear m' fhuath
'Nam dhéigh ann.
'S thoir an aire gu luath,
'N uair a chluinneas tu 'n duan,
Ma is math leat 'bhi buan,
Gu-n éisd thu.

Gur h-e 'n Gèard a bhi fuar,
Agus lughad na duais,
'Dh 'fhàg bealach mo ghrua'ch
Iar béugadh.—
Chuir e maille 'nam luas,
Agus gaiseadh 'nam ghruaig—
Chaill mi earrann de n' fhuair
Mi 'léursainn !

ALASTAIR GRANNDA MACIAIN BHAIN,
'An Gleanna Moireastainn.

## AM BREACAN DUBH.

FONN—Thà mo bhreacan dubh fo'n dìle—
Cha-n fhaod mi ìnnse mar 'thà e.
Thà mo bhreacan dubh fo'n dìle.

Thà mo bhreacan gu fliuch, fuarraidh—
Cha ghabh e cur suas am màireach.
Thà mo, &c.

Thà mo bhreacan iar ä mhilleadh,
Aig na gillean air a' *mheàrsadh.*
Thà mo, &c.

Bidh mi 'màireach 'dol a sheòladh,
Cha-n ann air m' eòlas a thà mi.
Thà mo, &c.

'Dol do dh-Eilean nan ian fiadhaich,
Cha robh duine riabh a thàmh ann.
Thà mo, &c.

Thoir mo shoiridh do Ghleann-Lòchaidh,
Far an robh mi òg 'gam àrach.
Thà mo, &c.

Soiridh eile do Ghleann-Urchaidh
Nan tulmanan bòidheach, fàsaich—
Thà mo, &c.

Far am faighteadh gruagach bhòidheach,
'G ioman bhò gu bealach àiridh.
Thà mo, &c.

Thà na nìonagan 'an gruaim rium,
On a fhuair mi 'n còta-sgàrlaid—
Thà mo, &c.

On a fhuair mi 'n ite péucaig,
Claidheamh, 'us crios-féilidh *Seàrdsein.*
Thà mo, &c.

Fhuair mi paidhir bhrògan ùra,
Boineid dhùghorm 'us coc-àd innt'.
Thà mo, &c.

Mìle mair'sg air luchd ar mìoruin,
Cha b'iad *Sìom* a' dol do'n bhlàr iad—
Thà mo, &c.

Cha b' ionann iad 'us Còirneal-Friseil,
A thoirt misnich do na Gàidhil.
Thà mo, &c.

SAIGHDEAR.

---

## AN GILLE DONN.

FONN—Och ho ró ! 'Ille dhuinn,
'Ille dhuinn bhòidhich—
Och ho ró ! 'Ille dhuinn.

Gura mis 'tha fo mhulad,
'Giulan cular Righ Deòrsa.
Och ho ró ! &c.

Mi 'bhi 'giùlan a' ghunna,
Ann an Cuideachd a' Chòirneil,
Och ho ró ! &c.

Fhuair sinn òrdugh 'bhi '*màrsadh*
Gu sràid nan céum còmhnard.
Och ho ró ! &c.

Gu sràid nan céum socrach,
Nach dochainn ar brògan !
Och ho ró ! &c.

Luchd nan còtaichean ruadha,
'Gän cur suas 'an deadh òrdugh.
Och ho ró ! &c.

Luchd nan còtaichean-gearra,
'Gän cur thairis do 'n Olaind.
Och ho ró ! &c.

Gur h-ann feasgar Di-sathurn,
'Thug sinn 'n cath a bha dòineach.
Och ho ró ! &c.

B' ioma té 'bha gun chéile,
'N àm éirigh Di-Dòmhnuich !
Och ho ró ! &c.

Agus nighean fir fearainn,
'Bha 'na laidhe 'na h-ònrachd !
Och ho ró ! &c.

'An déis à céile 'thoirt uaipe,
'S nach fuasgaileadh òr e.
Och ho ró ! &c.

E 'nä shìneadh 's an luachair,
'S 'fhuil mu 'ghuaillnean a' dòrtadh !
Och ho ró ! &c.

Thoir uam soiridh thar mhonadh,
Gu Muile nam mòr-bheann.
Och ho ró ! &c.

Far an goireadh a' Chubhag,
Anns gach bruthach romh 'n Bhealtainn.
Och ho ró ! &c.

Thoir uam soiridh gu m' mhàthair,
'S gur h-ì 'dh 'àraich glé òg mi.
Och ho ró ! &c.

Soiridh eile gu m' phiuthair,
Thà i 'm chumha gu brònach.
Och ho ró ! &c.

'Us an t-soiridh s' gu m' leannan :
Théid mi dhachaigh ma 's beò dhomh !
Och ho ró ! &c.

MUILEACH.

# THA MO DHÙIL.

FONN—Tha mo dhùil, tha mo dhùil,
Tho mo dhùil-sa ri tilleadh
Dh' ìonnsaidh Dùïch Mhic-Leòid,
Far an òg an robh mi 'mire.

Fhuair sinn litrichean o'n rìgh,
Gus sinn-fhìn 'dheanamh ullamh
Los a dhol a nùll do'n Fhraing,
A chur braing 's an fhear-mhillidh.
Tha mo, &c.

'N uair a chuir iad sinn air bòrd,
Anns an òrdugh 'bu ghrinne,
Bha gach fear 'us bean ag ràdh:
"Cha dean pàirt aca tilleadh."
Tha mo, &c.

'N uair a thog iad rithe siùil,
Rìgh! bu tùrsach 'bha sinne:
'Bhi 'gar cur a nùll do'n Fhràing,
Gus am Fràngach a thilleadh.
Tha mo, &c.

'N uair a chuir iad sinn air tìr,
'Am measg sìbein 'us murrain,
Thug sinn baiteal air an tràigh,
'S gu-n d' *rinn* pàirt againn fuireach.
Tha mo, &c.

'N tra 'ràinig sinn an càmp,
Gur h-ann ann a bha 'n iomairt
Eadar Shasunnach 'us Ghall,
'S iad 'an geall 'bhi 'nar cuideachd.
Tha mo, &c.

Thàinig esan—mac an rìgh,
'S e mar aon anns a' chuideachd,—
" Mo cheist Gàidhil an Taoibh-tuath
'Sibh 'bha uam, fhuair mi nis sibh."
Tha mo, &c.

'Fhir a dh' imicheas do'n Iar,
Ge d' robh bliadhna mu'n ruig thu,
Thoir an t-soiridh so do m' ghràdh ;
" Ma is slàn mi gu-n tig mi."
Tha mo, &c.

LEÒDACH.

---

## MONADH-MHEANGAN.

'N ochd 'am Monadh nam Meangan,
'S bochd 's gur h-ainnis mo dhòigh ;
Ged a cheannaich mi buideal,
Cha-n fhaigh mi cuideachd 'ni 'òl.

Greis air smiaran dubh drise ;
Greis air briseadh nan cnò ;
Greis air dearcagan fàsaich,
Greis air fàsgadh nan dòrn !

'S e mo thaigh-mòr gach creagan ;
'S i mo leaba gach fròg ;
'S e mo sheileir gach lodan ;
'S e mo chopan mo bhròg !

Tha mo bhreacan 'n ä shìoman,
Mo léine mhìngheal 'n à lòn.
'S ged a dh' fhadas mi teine,
Chì fear-feille dheth ceò.

Cha b'e dìreadh a' bhruthaich,
'Dh' fhàg mo shiubhal gun treòir ;
No teas an là ghréine,
Cha b'è no éireadh an reòdht'.

'S i do nighean òg 'Dhonnachaidh,
'Chuir an troma-cheist so orm,—
Air an d' fhàs an cùl dualach,
'Sìos mu 'guaillean mar òr.

Cha bu mhoch-thrath leam éirigh,
Mu-m bu léur dhomh mo bhròg ;
Mu-m bu léur dhomh cho fada,
Ris a' bhat ann am dhòrn.

Gar am b' ann a ghoid chapull,
No a ghadachd nam bò.—
Ach a shealltainn na gruagaich,
A's tric a luaidheadh rium òg.

Chi mi 'n suirdheach a' tighin,
'S léus figh' air ä shròin.
'S beag a shaoil le mo chridhe,
Gu-n deanadh 'nighean ris dòigh.

Gu-n dean'dh i gaol-beadraidh,
Ri aon mhac breabair 's mi beò.
Nàile, dheanainn dut sithionn,
Gar am fighinn do chlòth.

Bheirinn fiadh ás an fhireach,
'S breac á linge 'n t-sruth mhòir;
Bheirinn boc ás an doire,
Agus coileach o'n t-sròin.

Cha bhiodh dìth ort no deireas—
Cha bhiodh easbhuidh 'n ad stòr.
Och! na-n saoilinn thu 'm fhreagairt,
Dheanainn fead ceann-a'-mheòir.

*

---

## BEANNACHDH-BAIRD DO MHAC SHIR-EOBHAN LOCH-IALL.

FONN.—"*Morair Ghlinn-Urchaidh.*"

'Dhia, beannaich an t-ùrla—
An t-oighr' Iain òg ùiseil,
So a thàinig ás ùr oirnn,
Ann an toiseach na dùdlachd;
Neartaich, 's cuidich air thùs e.—
Buaidh 'us piseach 's gach cùis ort,
'Rìgh! gu-m faiceadh do mhuinntir thu d' àite.
Rìgh! &c.

'Rìgh! gu-m faic iad thu 'gluasad,
'An céill, 'an gliocas, 's an cruadal,
Mùirneach, macanta, uasal,
Aig a' bhail' agus uaithe.
Do chinn-thaighe mu d' ghuaillean;
Màl 'g ä thogail o thuath leat,
'S ánn leinn gur fad gus am buannaichd thu 'n [làn-aois.
'S ann, &c.

Sid an sgéul 'bhiodh leinn cridheil,
Mar gu-n éight' thu 'd Shir-Iain—
Mar bu dual 's mar bu dligheach.
Bidh toiseach slàinte gach dibh ort
Anns gach cruinneachadh-fine,
Le sulas àrd ri do thighin—
Dia 'chur buaidh ort gu suidhe 'n ad làraich.
Dia 'chur, &c.

Bu dùchas athar 'us seanar,
Dhut, a rùin ghil, 'bhi 'fanachd
Ann an Achadh-na-Carra—
An taigh fial 'am bi 'chairim,
Talla stuadhach nam flaithin,
Gheibhte' fìon ann gun cheannach,
As na pìosaichean geala—
'S inneil-chiùil a' cur farum fo chlàraidh.
'S inneil, &c.

'S àrd an drèam 'as 'na ghluais thu,
Euchdach, toirteil, làn cruadail;
"Troidh air adhart" än dualchus,
Anns gach cath agus fuathas,

Lann-thana gun ruadh-mheirg,
'S làmh sgairteil 'g à bualadh;
'S tric 'n än deoghaidh gaoir chruaidh anns an [àraich !
'S tric, &c.

Moladh àrd nam fear donna,
'S math 'thig fàbhar 'n äm boineid,
Tuagh an àir 'us na domail',
'Dol 'an làthair na coinneamh,
'N àm do chàch tigh'n 'am follais,
Cha bu sglèapairean foilleil,
Luchd dioghailt na coir' air an nàmhaid.
Luchd, &c.

Luchd nan dùghorm, 's nan adharc,
Do 'm bu dùchas sreath-aghaidh,
Teas na téugbhoil än roghainn,
'S leò "an Tùs 'us an Deoghaidh"
Chìte 'n sròl 'tigh'n 'am fradharc,
Chaoidh cha chùl da gun taghal;
'S iad nach tilleadh mar chladhairean sgàthach.
'S iad nach, &c.

'S beag an t-ìoghnadh do m' leanabh
(Fiùran ùr de'n t-sean abhall),
Ge d' bhiodh àrdan 'n ä cheann'aidh,
'Us fuil rìoghail Mhic-Cailein,
'S Tighearn òg Loch-nan-eala,
Bras a' sìoladh mu 'mhalaidh ;—
Dh' fhaodadh seanchaidh do leanailt na b' àirde.—

Gu-n robh tamull, do shìnnsre,
Mu Chaol-Muile so shìos uainn,

'S mu dhà thaobh Loch-a-Lìobhann,
Màm chlach-àrd, 'us chlach-ìseal,
Gleann-a-Gairidh 'an crìch ris.
'S pailt dhut càirdean 'us dìslean,
Buaidh 'us piseach gu dìlinn 'n ad àros.

---

## ORAN CHOINNICH.

Na-m b' fhìor gu-n do ghoid am bàrd, gobhar, agus dh' fhéumteadh ä chur ás an dùïch. Fhuaradh i beò, slàn "an là 'ghlac esan an t-òr!"

LE COINNEACH CAIMBEUL, MAC AN TUAIRNEIR.

'Rìgh gur mis 'tha fo mhulad,
'S mi air m' uilinn an dràst,
Ann an taigh Ruigh' nam feòrag,
S mi gun chònaigh, gun tàmh.
Ge do dh' fhàg mi mo dhùïch,
Cha bu dùchas domh 'n t-olc.
Ach 's e mo ghuidhe, 's mo dhùrachd,
Nach diùghlar mo chor.

Air a' mhuch-eirigh mhaidne,
Bu mhiapaidh 'thachair do 'n chùis :
Gu'n do rinn sibh mo ghlacadh,
Gun mo thaice ri m' chùl.
Ach na-m bithinn-s' 'an glacaig,
'S fios 'bhi agam mu'n tùrn,
Nàile, bhithinn ribh coimheach,
Mur deanainn gnothach do thriùir.

Gur a mis a tha doisheamh,
Mu na ghnothach a bh' ann ;
Dol a dh' imeachd á baile,
Leis na balaich 'bha meallt'.
N' uair a ràinig mi 'Cheapach,
Fhuair mi cnatan nach gann ;
'S ann a rinn iad mo mhùchadh,
'S an t-òr a dhùbladh 'n am làimh.

Gu-n d' fhuair mi coc-àd ann,
'S cha b' e fàilt 'rinn mi ris ;
Ge do chuir iad an àird mi
Mar ròs àluinn an lios.
Thuirt a' bhaintighearna chàirdeil :
" 'S olc ä chàramh 'n ur measg.
Ach na-m bithinn-sa là'-ris
Cha deachaidh làmh air gun fhios."

Gu'n duirt Raonull 's an uair sin,
Cha b' e fuath 'bh' againn ort ;
Ach na fhuair sinn de thuaileas,
O dhaoine suarach 's iad olc.
Chuir iad sinne gu bruaidlean,
Gun aon luaidh air do chor.
Tha gach duine 'g än ruagadh,
'S bidh còta ruadh air än croit.

'S gu-n do chuir iad mu-n cuairt domh,
Còta ruadh agus crios ;
Agus breacan math uaine,
'S claidheamh cruadhach nach bris;
Agus gunna nach diùltadh—
Luidh 'us fùdar mar ris :

Gu-m beil mise fo chùram,
O'n 'chaidh mo chrùnadh a nis.

'Nic-Iain-Stiùärt na h-Apann,
'Rìgh, gu-m faic mi thu slàn,
Ann an cliù 's ann am pailteas,
Mar a chleachd thu 'bhi 'ghnàth.
Gruaidh dhearg mar na caorainn,
'Slios mar fhaoilinn air snàmh ;
No mar chanach an t-sléibhe,
'Bhios ag éirigh fo bhàrr.

Sùil ghorm mar an dearcag,
Déud mar chailc gu dlùth, grìnn ;
Aig mnaoi shìobhalta, mhaisich,
'B 'fhèarr cleachdadh a's tìr.
Sàr cheannard air tuath thu,
Nach d' iarr buannachd no cìs ;
O'n 'thuit an Tighearna uasal,
('S an Taobh-tuath) 'bu mhòr prìs.

Guma slàn do na phrasgan,
Dh' fhàg a' Cheapach an dé,
'Thog a-mach ris an Làirig,
'Ghabh mu thàmh an Loch-Tréig,
Mar ri oighre na Ceapaich—
Sàr mharcach nan stéud,
Sìol nan Collaichean stàtail,
'Bhuidhneadh blàir le mòr éuchd.

'Chaiptin Iain òig, Chaimbeil,
De dhrèam làidir nam buadh.
'Dol 'an còmhail nan nàimhdean,
Gur fearail, ceannsgalach, cruaidh.

'N uair a thàirngteadh leibh lanntai,
'Gearradh cheann, agus, chnuac.
Gu-m biodh fuil air na Frangaich,
'S sibh gu teann 'cur na ruaig'.

Buaidh air Còirnileir Friseil
'Tha gu misneachail, tréun :
Sàr cheannard air sluagh thu,
'Bhuidhinn buaidh, 's a rinn éuchd.
Meanmnach, aigiontach, uaibhreach,
Fearail, cruadalach, sèamh.
'Bha gu cnag-bhuilleach, òrdail—
Tha coltas gleòis air do thréud.

---

## TILLEADH EALAIDH NAN NIGHEAN.

LE G. DÒMHNULLACH 'S A' BHRAIGHE.

FONN.

Hó, gu-n tilleadh, gu-n tilleadh,
Na-m faodainn,
Ealaidh nan nighean, gun dad innt'
Ach faoineachd.
Teannadh ri fileachd gun fhios
Ciod an t-aobhar,—
Gun sgil ac' air bàrdachd—sid a' cheàird a
Bhios daor dhaibh.

Ge b'e 'theann ris an ealaidh,
Bha e 'n doille gun léursainn ;
Bha droch Gàilig 'g a riabadh,
Gun ach blialam fo'n déudaich.
Chuirteadh féum air cloich-lìonraith,
O nach b' fhiach än cuid géire.
'S mis am fear a chì pàidht' i,
'Dh 'aindeoin càileachd nam béist ud.

Cha-n 'eil cron ort, a Mhàiri,
'Ghabhas àireamh no ìnnse.
Do chùl dualach ro fhàinneach,
'S ä bhàrr mar an dìthein ;
Sùil chorrach, làn, mheallach,
A mhealladh nam mìltean,
Fo d' chaol-mhalaidh bhòïch,
'Leònas òigeir a chì i.

Tha do shlios mar an eala
Air tuinn-mhara ag éirigh.
Gur gil' thu na 'ghaillionn—
Na canach an t-sléibhe.
Cìochan corrach, teann, lìonta,
Air fiamhachd nan éiteag,
Os ceann cridhe na gloine,
Nach d' fhàs sgainnealach, béumnach.

Tha fiamhachd na h-òighe,
Mar òg-mhios na Bealtainn—
Mar dhealta nan lòintean,
Tha i còrr ann am bainteachd :
Mar aiteal na gréine
'Bhios ag éirigh air bheanntan,

'N uair a's gil' i na 'chéile,
'An réith-shlios an t-samhraidh.

Cha-n 'eil ortsa cron cumachd
A's urrainn neach àireamh.
O'n' dh' fhàs thu cho dìreach,
O chùl do chìnn gus do shàiltean.
'Tha thu toirteil gun mhì-chuis,
Cho grìnn ann ad nàdar.
"S do bhéul mar an t-siris,"
O'n grinne 'thig gàire.

'S tu 's gloine 'n ad ìnntinn—
Gur grìd thu 'n ad nàdar.
Tha d' anail cho cùbhraidh,
Ri ùbhlan a' ghàraidh
Air drilleachan cùirteil,
Agus ùr-mheas a' fàs air,
Ann am blàth mhìos a' chéitein—
Gu-m b' éibhinn 'bhi làmh riut!

Gur a h-ioma fuil uaibhreach,
'Tha mu ghuailnean na h-ainnir';
Gur a car thu o Lòchaidh—
An seòrs' a 'bha gramail.
'S do Chlann-Dòmhnuill a' Bhràghad,
Nach gabh sgàth air än aineol,
'Dol air adhart le'n clàidhean,
A thoirt làraich a dh-aindeoin—

'S gur a car thu o Cheapach
Nan lann sgaiteach, géur, cruadhach—
Nan cuiridhean, sgairteil,
'Bheireadh sgailc air na cnuacan.

'Dol air aghaidh nam baiteal.
Gun athadh romh fhuathas,
Air bhraise gun taise,
'S fiamh laiste 'n än gruaidhean.

---

## ORAN
## NIC-RAING 'AN GLEANN-A-COMHANN,

LEIS A' BHARD CHIADNA—G. D.

FONN.

O, 'chruinneag, e, 'chruinneag,
O, 'chruinneag na buaile;
O, 'chruinneag mo chridhe,
'S ann leat a ruithinn 'am fuadach.

Gur h-ann thall anns a' Chàrnaich,
'An Gleann àrd nan sruth fuara,
A tha 'n rìbhinn a's bòiche—
'Dh' fhàg fo leòn gu Là-luain mi.
O, 'chruinneag, &c.

Tha do thochradh 'n ad aodann,
Gur a caoin leam do shealladh.
'S a cheart aindeoin mo dhaoine,
Gu-m beil thu daonnan air m' aire.
O, 'chruinneag, &c.

Tha do shùil mar an dearcag
'Bhios fo dhealt ann am bruachaig;

Do dhà ghruaidh mar na caorainn,
Mala chaol 's i gun ghruaman.
O, 'chruinneag, &c.

Tha do dhéudach dhlùth, shnaighte,
Mar a' chailc 's a' bhéul stuama,
O am binne 'thig òrain,
'S tu 'an seòmar a' fuaghal.
O, 'chruinneag, &c.

Tha do chalpa mar bhradan
Air an aigeal a' cluaineis.
'S do shlios mar an fhaoileann
'Snàmh ri aodann an fhuaraidh.
O, 'chruinneag, &c.

Tha thu cumadail, fìnealt—
Thu cho dìreach ri luachair.
O chùl do chìnn gus do shàiltean,
Gun chron, gun fhàilteam ri 'luaidh ort.
O, 'chruinneag, &c.

Cha ghabhadh tu 'n cìbeir—
Fear cìuirde cho suarach;
'S mòr gu-m b' annsa am fìdhleir
'Chàireadh sìoda mu d' ghuailnean.
O, 'chruinneag, &c.

Bheirinn bradan o'n t-sàile,
Fiadh o àrd nam beann fuara;
'S coileach-dubh o na ghéig dhut—
Cha leiginn éis air mo ghruagaich.
O, 'chruinneag, &c.

'S mi gu-n rachadh do'n Fhraing
Le Nic-Raing a 'chùil dualaich;
'S tu nach bitheadh fo mhìghean,
'S ceòl na fìdhle 'n ad chluasan.
O, 'chruinneag, &c.

O'n a dh 'fhalbh thu air saile,
Air bhàrr nan tónn uaine,
Nùll do Ghlaschu nan stìoball—
Guidheam fhìn mìle buaidh leat.
O, 'chruinneag, &c.

---

## ORAN
## DO SGIOBA TOITICHE.

### Le Ailean Dall.

Fonn.—A bhean-an-taighe fàg an siola,
'M botal làn a thà mi 'sireadh,
'S gu-n òl sinn deoch-slàinte nan gillean,
A dh' imich Di-luain uainn.

A bhean-an-taighe, fàg a' choinneal,
Càirich air a' bhòrd an coileach—
Faigh am botal, lìon a' ghloine,
Cuir soilleur mu-n cuairt i.
A bhean-an-taighe, &c.

'S ann an sid 'bha'n comunn àghor,
'Dh' fhalbh do dh-Ionar-Nis nan sràidean;

Bha Mac-Coinnich 'us Iain bàn ann,
'S fear mo ghràidh, Mac-Cuaraig.
A bhean-an-taighe, &c.

A Dhòmhnuill-Cheanaidich, 'fhir m' eòlais,
(Do 'm bu dùchas 'bhi 'n Srath-Lòchaidh,)
Saoghal fada, mairionn, beò dhut,
'Oigeir a' chùil dualaich.
A bhean-an-taighe, &c.

Ged 'tha blàth na bric' air d' éudann,
Cha d' fhàg sin air bheagan céill thu;
Leannan-falaich nam ban glé-gheal,
Do 'n géill iad 'an uaigneas.
A bhean-an-taighe, &c.

S ioma caileag laghach, shùnntach,
Leis 'm bu mhiann 'bhi 'tarraing dlùth riut;
Mar an caineal d' anail chùbhraidh,
'Tàladh rùin gach gruagaich.
A bhean-an-taighe, &c.

'Mhic-an-Tòisich á Srath-Eurann,
'S lìonmhor maighdean a tha'n déigh ort;
'S fortanach le òrdugh cléir',
An té a ni do bhuannachd.
A bhean-an-taighe, &c.

'S lìonmhor rìbhinn bhòidheach, bhanail,
A tha 'n déigh ort 'an Srath-Narainn;
Bheir thu sgrìb do'n Torra-dharaich,
G'äm mealladh le d' chluaineis.
A bhean-an-taighe, &c.

'S lìonmhor gruagach shuairce, bhéusach,
Nach iarradh tochradh no spréidh, ach
Locraichean 'us gilbean géura,
'S àsainn ghléusta, chruadhach.
A bhean-an-taighe, &c.

'Mhic-Coinnich o chaisteal Bhrathain,
('S éudar tilleadh riut fhathast,)
Do 'm bu dùchasach an clàidheamh,
Ri uchd cath, a bhualadh.
A bhean-an-taighe, &

'Saoil an dì-chuimhnich mi 'm feasd e,
Dòmhnull-Dòmhnullach, am fleasgach ;
'N àm an cruadal 'bhi 'g ä sheasamh,
'S i 'n làmh-dheas 'bu dual da.
A bhean-an-taighe, &c.

'S ann a chàireas sinn a nis e
Air an àrmann, Dòmhnull-Friseil,
Leannan àluinn nam ban slios-gheal,—
'Bhios gun fhios 'g äm buaireadh.
A bhean-an-taighe, &c.

Na-m biodh mo chist iar à dlùthadh,
Bhithinn earbsach ás à dùnadh,—
Ormsa cha bhitheadh bonn cùram,
'S fear de 'n *chrew* mu-n cuairt d'i.
A bhean-an-taighe, &c.

Comunn a chuir cùl ri bochduinn,
'N uair a shuidheadh iad gu socrach.—
'Bhean-an-taighe lìon am botal,
'S na biodh sprochd no gruaim ort.
A bhean-an-taighe, &c.

## BEAN FHINN.

Siristeach de mhnaoi
Luim, chruaidh ;
Iar à lìonadh de throma chéill,
Gun mhiann aig duine fo 'n ghréin de'snuagh;
Bùntamach, suilbhir mu bhiadh,
A chaitheadh gu fial air dàimh.
'S 'n uair 'chitheadh i à nàmh 'n ä ghailc,
Bhiodh daonnan 'n à cùl-taice dhà.—
Na-m b' éudar, nach obadh strìth,
'S a bhiodh a h-iarraidh gu sìth 's gach àm.—
A' bhean chaoimhneil, thoirteil,
Neo-lochdach, gun mhùig—
'Bhean stéidheil, dhianadach,
Miaghail mu dheadh-chliù.—
Nach aomadh, 's nach lùbadh
Le sùghadh, no le h-àdh.—
A' bhean 'thagh Fiùnn dha fhéin
'N uair 'thug Diarmad fo ghéill Gràine.

CATAN.

---

## BRATACH CHLANNA-MHUIRICH.

BRATACH-UAINE Chlanna-Mhuirich,
'S lìonmhor buaidh oirr' nach gach gabh airis
Le bàrd, gu bràth, no le filidh ;
'S i 'n caisteal Chluainidh 'g à cumail,

Fo 'rian an triath a's cian urram :
Flath Chlann-Chatain, an sàr chuiridh.
  Cat caonnagach, meanmnach,
Le dream-chraos cruadail,
'Maoidheadh : Na bean domh gun làmhuinn—
'S bàs a's duais dhut ;
Os cionn dà ghàidheal
Fo 'n làn armachd ;
Lann 'an dòrn àrmainn ;
Crois àrsaidh, shealbhach ;
'S Iùbhrach dharaich, rìmheach,
Le siùil-shìth paisgte ;
'S àlach ràmh réith 'an tarraing,
'An glacan ghaisgeach.—
Suaicheantas nan cuiridh uaibhreach,
A ghluais o'n Ghearmailt ;
'Sheòl thar chuan stuaghlas,
'Thaobh-tuath Albann.
'S thog iad clach agus ùir ann,
Mar thùs sàraidh.
Shìolaich, 'us thuinich 's an dùïch,
Cliùiteach, càirdeil.
'G aideach' aon triath le h-ùmhlachd
(Cha do mhùth 'n àbhaist).
Am Mac 'bu shine, le dùchas,
Gu-n do lùb càch dha.
O chian thiùraich righ-Calum,
Loch-abar fo chìs do
Ghille-Catan-Mór allail—
Ard-fhlath nam mìlidh,
'S mheal ä shliochd sin gun chòmhstri—
'An òrdugh dligheach ;

Gus an d' éug Dùghall dall,
An t-àrd cheann-cinnidh.
Cha d' fhàg esan de theaghlach,
Ach an aon nighean—
Eubh' a phòs Mac-an-tòisich,
'S 'fhuair còir-fhuinn leatha.
An sin b' e bràthair seanair Eubh'
An ciad chéum a b' fhaisge—
Tàinisteir Ghille-Chatain-chléirich—
Eobhan tréun, smachdail,
Mhic Mhuirich-Mhóir, mhic Ghille-Chatain,
Ciad mhac Dhiarmaid,*
Mhic Ghille-Chatain-Mhóir churrant,
Triath an uil' iarmaid.
Nis, o Choinneach, oighr' Eobhain,
Thàrmaich Teaghlach-Chluainidh,
Laghail, dligheach, gun fhiaradh,
Ged a's cian uaithe !

CATAN.

---

## AN AISLING.

Latha dhomh 's mi 'falbh ri taobh lochain,
Thàinig ìotadh gu deoch orm,
'S cha d' fhuair mi riabh socair gu òl.

'N uair a bhogainn mo shròn ann,
Cha b' urrainn mi diar òl deth,
Le friamhagan feòir agus mòintich.

* *No* Dhùghaill.

Chunnacas fleasgach làmh-rium,
Agus gogan 'n ä làimh-san ;
'S labhair mi ris ann an càirdeas :
Thoir deoch às an àite ghlan dòmhsa.

Ach labhair esan gu fiadhaich :
" Cha-n 'eil mise air d' iarrtas,
Ni-mò 'bhean ìotadh do bheòil rium."

Ach na-m faighinn bean bheachdail,
A dh-ìnnseadh gu ceart domh,
Dé 's brìgh do'n aisling so dhòmhsa.

Thuirt a' bhean 'bha 's an éisdeachd :
" Gur a mise an té sin,
'Ni do bhruadar a léughadh gu d' òrdugh.

Gur h-è 's brìgh do'n bhùrn shalach—
Fear a dhìobras ä ghealladh,
'S e 'sìr-thigh'n g'ad mhealladh 'an còmhnuidh.

Ach dearbh 'ghruagach, tha cruaidh-fhortan 'g ad
fheathamh,
Ach gheibh thu'n uachdar air fhathast :
Bi'dh tu buan ann an cathair na glòire."

# AN DRONN.

Aig bainnsean, dh' fhéumadh am fear air an tigeadh an *dronn* rann a dheanamh oirre, no bhiodh "*An Dubh-Chapuill air.*" Rinneadh an rann a leanas aig bainis a bh' aig Ceann-Loch-Tréig. "An Dubh-chapuill ort, 'Ailein," osa Raonull na Ceapaich 's e 'sìneadh na druinne dha.

LE AILEAN DÒMHNULLACH.

Chuidich mo charaid mi leis an *drónn*—
Gun 'bhi lóm ann am feòil.
Ach chuirteadh air ä luchd-dùcha fhéin
Gu-n tug iad spéis d'i gu leòir.
'S tric a chreim iad mart-bradach,
'An déis à spadadh, ann am fròig,
'S ged a dh-itheadh iad dhith än sàth;
Bu mhath än àicheadh air mòd.
Ghabhadh iad an t-seiche gun chartadh,
Mu-m biodh iad casruisgt' a chion bhròg.—
Ach, a nise, cuiridh mi uam i
Gu Raonull ruadh, ogh' Aonghuis òig;
'S gu Alastair Mac-Mhuirich 'an Loch-Tréig—
'S càirdean duinn fhéin na seòid.
Cha-n 'eil cìobair anns no crìochan,
Do 'm mathainn biatachd 'am feòil.
'S cho luath 's a loisgeadh an teine 'n asgairt,
Chuirinn a' ghlas-ghuib air äm beòil!

# AN TOMÀN CUILINN.

CUMHA a rinn nighean duin'-uasail iar d' à bràithrean à leannan-fallaich a mharbhadh.

FONN—'Ille bhig, 'ille bhig shùnntaich ó,
Shùgaich ó, shùnntaich ó!
'Ille bhig, 'ille bhig shùnntaich ó,
An raoir gu 'n chùm thu 'm dhùsgadh mi!

A phiuthar ud, 's a phiuthar eile,
'S mairg nach ceileadh ort ä rùn ;
Thuirt thu nach bu luaith 'mo sgéul uat,
Air do bhéul na air do ghlùn.
'Ille bhig, &c.

Chì mi 'n toman caoruinn, cuilinn,
Chì mi 'n toman cuilinn, thall ;
Chì mi 'n toman caoruinn, cuilinn,
'S laogh mo chéill air 'uilinn ann.
'Ille bhig, &c.

'S far am beil mo leannan-fallaich,
'N ìoghnadh mis' a dhol ann ?
Tha fàileadh nan ùbhlan meala,
'Chrùn na h-aid' a tha' air ä cheann !
'Ille bhig, &c.

A thriùir bhràithrean seach an dorus,
Air na h-eachaibh loma, luath ;
'S goirt a réub sibh mo chridhe—
Gaol nan gillean a thoirt uam.
'Ille bhig, &c.

A chraobh chaoruinn sin mu m' chomhair;
'S ann ort, ' theid mise do 'n chìll;
(Cuirear m' aghaidh ri Dùn-Dealgain,)
Deanar dhomh dhiot carbad grìnn.
'Ille bhig, &c.

---

## AN CÓINEACHAN.

Tuireadh a rinn té air 'na ghoid na sìthichean a leanabh, na-m b' fhìor.

Hóbhan, hóbhan, Goiridh òg ò,
Goiridh òg ò, Goiridh og ò;
Hóbhan, Hóbhan, Goiridh òg ò,
Gu-n d' fhalbh mo ghaol, 's gu-n d' fhàg e mi!

Dh' fhàg mi 'n so 'n ä shìneadh e,
'N ä shìneadh e, 'n ä shìneadh e;
Gu-n d' fhàg mi 'n so 'n ä shìneadh e,
'N uair 'dh' fhalbh mi 'bhuain nam braoileagan.
Hóbhan, &c.

Fhuair mi lorg an dobhrain duinn,
An dobhrain duinn, an dobhrain duinn;
Gu-n d' fhuair mi lorg an dobhrain duinn,
'S cha d' fhuair mi lorg mo chóineachain!
Hóbhan, &c.

Fhuair mi lorg na h-eal' air an t-snàmh,
Na h-eal' air an t-snàmh, na h-eal' air an t-snàmh;

Gu-n d' fhuair mi lorg na h-eal' air an t-snàmh,
'S cha d' fhuair mi lorg mo chóineachain !
Hóbhan, &c.

Fhuair mi lorg an laoigh bhric dheirg,
An laoigh bhric dheirg, an laoigh bhric dheirg ;
Gu-n d 'fhuair mi lorg an laoigh bhric dheirg,
'S cha d' fhuair mi lorg mo chóineachain !
Hóbhan, &c.

Fhuair mi lorg a' cheò 's a' bhéinn,
A' cheò 's a' bhéinn, a' cheò 's a' bhéinn ;
'S ge d' fhuair mi lorg a' cheò 's a' bhéinn,
Cha d' fhuair mi lorg mo chóineachain !
Hóbhan, &c.

---

## CUMHA NA SITHICHE.

Te a fhuair pàisde ri leaman-sìth, na-m b' fhior ; agus cho luath 's a rug i e, dh' fhàg i air tóm e ! Thuirt esan an sin.

A Mhór, a Mhór,
A Mhór, a Mhór,
Taobh ri d' mhacan.
A hùbh a hó !—
'S gheibheadh tu goidean
Bòidheach bhreac uam.
A hùbh a hó,
A hùbh a hó !

Gheibheadh tu fìon,
Gheibheadh tu fìon,
'S gach nì 'b'ait leat.
A hùbh a hó !—
Ach, nach éirinn
Leat 's a' mhaduinn.
A hùbh a hó,
A hùbh a hó !

Bha 'n ceò 's a' bhéinn,
Bha 'n ceò 's a' bhéinn,
'Us uisge frasach.
A hùbh a hó !
Thachair ormsa,
'Ghruagach thlachdmhor.
A hùbh a hó,
A hùbh a hó !

An daoith dheal dónn,
An daoith dheal dónn,
Rug i mac dhomh.
A hùbh a hó !
'S gur neo-chaomh
A rinn i 'altrum
A hùbh a hó,
A hùbh a hó !

Tha laogh mo ghaoil,
Tha laogh mo ghaoil,
Ri taobh cnocain.
A hùbh a hó !
Gun léine, gun dìon,
Gun fhasgadh !
A hùbh a hó,
A Mhór, m' acain !

---

# ACHAIN MHIC MHUIRICH MHÓIR.

TURUS gan robh Mac Mhuirich Mhòir air taisdeal fairge ri latha fiathail, thuirt an sgiobair ris: "Iarr gaoth, a Mhic Mhuirich." Thuirt esan:

Gaoth niar o'n ailbhinn chiùin,
Mar a dh' òrdaich Righ nan dùl:
Gaoth gun iomradh, gun abhsadh,
Nach deanadh gnìomh fallsail duinn.

*'S lag dona 'dh' iarr thu i, ors' an sgiobair.*

Gaoth tuath cho cruaidh ri slait
'G ainealadh os cionn ar stuic:
Mar earba ruaidh 'us i 'n à gailc,
'S coin 'g à ruagadh timchioll phreas.

*Cha ruig moladh fhathast oirre, ors' esan.*

Ma tha gaoth an ifrinn fhuar,
A Dhonnain, cuir 'n ar deaghaidh i
'N à sradan dearga teine,
Gun duin' a dhol air tìr,
Ach Mac-Mhuirich, 's ä ghille, 's ä chù.

Agus shéid a' ghaoth cho cruaidh, déisneach, 's gu-n d'fhairtlich orra an soitheach a stiùradh. Ruith e air sgor creig' orra; agus, ma's fìor an airis, dh'éirich an clàr-uachdair, agus sguabadh e fhéin, 's Mac-Mhuirich, 's ä ghille, 's ä chù gu tìr. Shùigh an t-onfhadh càch air än ais, agus bhàthadh gach mac màthar dhiubh!

---

# CRONAN NAN NIGHEAN.

Crónan a rinn Mac-ic-Raonuill d' ä thriùir nighean a bhàthadh 's iad 'g äm fairigeadh fhein air bun Ruaidh. Ris an linge sin theirear gus an là an diugh.—"*Linge na h-ighinne.*"

FONN—O, boban gaoil,
O, gaolach Iain.
O, boban gaoil.

'S ann 'tha 'n cadal ciùin
Aig an triùir nighean :
O, boban, &c.

Aig Anna mo ghràidh,
'Us aig Móir chridhe.
O, boban, &c.

'S aig an t-Seònaid duinn,
Dh' éireadh m' fhonn rithe.
O, boban gaoil,
O, gaolach Iain.
O, boban gaoil.

# COMHAIRLE DO SHUIRDHICH,

LE DÒMHNULL PHAIL, 'AM BAIDEANACH.

FONN—" *Gaol am Péutonach sùghor.*"

Ge do théid mi do 'n leaba,
Cha-n e 'n cadal 'tha 'shùrd orm ;
'S mi 'bhi 'g ionndrain 's ag acain,
Fhad 's o 'n 'dhealaich mo rùn rium.
'S bliadhna leamsa gach seachduin,
Gus am faic mi ás ùr i—
Rìbhinn òg a' chùil chleacaich,
Ris am 'b' ait leam 'bhi 'sùgradh.

'Rìbhinn donn nam bas bàna,
Thug mi gràdh thar gach té dhut.
Dhut thug mi 'n cion-fallaich,
Nach 'eil farasd a thréigsinn.
Mur b' è dhomh eagal mo chàirdean,
Agus càch 'bhi 'toirt béum dhomh ;
'S mi gu-n glacadh am màireach,
Air làimh o na chléir thu.

'S tric a chunnacas e 'tachairt,
Do dh-fhìor lasgaire suairce ;
Gu-m biodh ä chàirdean 'n ä aghaidh,
'N uair a thaghadh e gruagach ;
Mur biodh à bun ás à beairteas,
'Us à taice ri 'gualainn ;
'S na-m biodh gìomh innt' 'am fallach,
Dheant' ä tharuing an uachdar.

Ach chuala mis' mar shean-fhacal,
('S tha e 'tachairt 'an còmhnuidh,)
Nach e 'm fear le 'm miann beairteas.
A gheibh leannan gun fhòtus.
An té 'bhios taitneach le daoine,
Bidh i aotrom 'n à pòca.—
Na-m biodh gach cùis air taobh aon té,
Bhiodh an saoghal á h-òrdugh.

Cha-n 'eil béusan 'us beairteas,
'Us taitneas an t-saoghail,
Ach glé ainmic a' tachairt
Ann an taice ri aon té.
'S tric a chithear am beairteas,
'Faighinn rathaid air sgaoileadh,
'S buidheann eile le tapachd,
A' tarruing pailtis gu aon àit.

Nis o 'n 'ghabh mi sàr bheachd air
Cuid de chleachdadh na h-òigridh—
A liuthad fear a gheibh cron
Do'n fhear dhon' a ni pòsadh.
'S comhairl' a bheirinn air caraid,
Leis 'm bu mhath leam 'bhi stòlda :
Gun e 'thréigsinn ä leannain,
Ged nach gealladh i òr dha.

Thug mi gaol, 's cha ghaol bliadhn' e,
Do mo chiad leannan-fallaich ;
O 'n chiad là 'chunna mi riamh thu,
B' è mo mhiann a bhi mar riut.

Gu-n d' rinn sgiamhaich 'us aogas
Mo ghaoil, mis' a mhealladh.—
Mala chaol 's i ro aoigheil,
Os cionn chaoin shùilean, meallach.

---

## SMEÒRACH THORRA GHOILL.

Tha Smeòrach bhìnn ann an Torra-Ghoill,
'Fhuair urram ciùil thar gach ian 's a' choill.
'Am maduinn Chéitein 's an driùchd ag éirigh,
'S tu 'thogadh m' éislean 'n uair 'bhithinn tróm.

A Smeòrach thaitneach, shlatach, dhonn,
Gur neo-lapach do dhreach 'us d' fhonn.
A réir mo bheachd-sa, gur tù an tearc-ian,
'Am measg ealtuinn nam preas 's nan tom.

An uair a sheinneas tu 'n ribheid réith,
Bidh pronnadh lùthor 'an dlùths nan géug :
Coireal sùnntach, gun sàs, gun tùchadh,
Gu-n éisd gach dùil ri clia-lù do mhéur.

Gur h-ì mo dhùrachd, 's mo smuaintean tric;
'Bhi 'goid gu cùirteil gu bruach do nid
'S na meangain ùror, fo dhuilleach cùbhraidh—
Tha blas an t-siùcair air bàrr do ghuib.

Ach, ma dh' fhaodas mi, theid mi 'shealg,
'S gheibh mi baolum ort, gar am marbh ;
Bidh mi le cùirteis ri d' uchdan dlùithte,
'S mo bhilean iùmpaicht' ri mùirn gun cheilg.

Gu-r h-ioma h-oïch' a thug mi gun lochd,
Air tì do chaoimhneis, air sgàth nan cnoc,
O, 'ianain uasail a's éibhinn gluasad— [sprochd.
Air feadh nan cluaintean, gun ghruaim, gun

Ma tha foirfe 'an ian fo 'n ghréin,
Tha i taisgte 'an glac do chré-s' ; [fhiamhachd,
Gun chron, ged dh' iarrt' e, 'n ad cheòl 's 'n ad
S gach deadh bhuaidh 'g iathadh 's a' chliabh
gun bhéud.

Ach, ma dh' fhalbhas tu uainn air chuairt,
As do dhéigh cha bhi mi buan ;
'S e Coire-Dhogha mo ghleannan còmhnuidh,
'Am bun nam mòr-bheann a's bòiche snuagh.

Bhrìgh nach bàrd mi 'chur dhàn 'an céill,
Gach buaidh 'tha 'fàs ort, cha tàrr mi 'n séinn :
Lag mo Ghàilig, 'us mheath mo chàileachd—
Cha-n iùl do àireamh dà thrian de d' bhéus.

O'n 'tha m' ìnntinn a'd dhìth gun sgoinn,
Gu-n cuir mi fìnid air brìgh an fhoinn :
'S i Heni Dhòmhn'llach do 'n d' rinn mi 'n t-òran
Nïon an òsdair 'tha 'n Torra-Ghoill.

## LUINNEAG.

FONN—Hi rithill éile hóro,
Ho ró ho rithill hóro.
Hi rithill éile hóro,
O chóin ! mar a dh' fhalbh sinn.

An oïche sin a bhà sinn,
'An cala Cheann Loch-Aluinn.
Bha sìd' againn gu'r n-àilleas,
'S i blàth gun dad soirbheis.
Hi rìthill, &c.

'N uair 'thog sinn rith à h-aodach,
Gu barra nan crann caola—
Cha robh ann de ghaoithe,
A chuireadh taobh air falbh i.
Hi rìthill, &c.

Cha b' fhad a mach 's a' chuan sinn,
'N uair 'thrus a' ghealach buaile :
Bha cuid d'i dearg 'us uaine—
Bha gruaim oirre gu soirbheas.
Hi rìthill, &c.

Gu-n duirt am fear 'bha làmh-rium :
Glac an ailm gu tràthail,
Tha coltas fìor mhuir-bhàite,
Air àirde na h-ailbhinn.
Hi rìthill, &c.

'Dol seachad Iochdar-Eireig,
Gu'n thòisich i ri séideadh :

A' mhuir 'n à gleanntai éitidh,
'S na spéuran fo dhalla-bhrat.
Hi rìthill, &c.

'Dol seachad air Iol-Aoirein,
Bha uisge mór, bha gaoth ann :
'S gu 'n chuir sinn riof 'n à h-aodach,
Na laoich nach robh cearbach.
Hi rìthill, &c.

'Dol seachad air a' Chròice,
Gu-n tug sinn troidh de'n sgòid d'i,—
A rìgh, bu fhliuch mo chòta,
'N uair 'thug i 'sròn 's an t-soirbheas.
Hi rìthill, &c.

'S gu 'n leig sinn ris an tràigh i,
Cho fad 's a leigeadh làn i :
'S tra 'fhuair sinn à toirt sàbhailt,
Gu-n tug sinn làmh air gealbhan!
Hi rìthill, &c.

---

## SIR-EOBHAN LOCH-IALL.

LEIS A' CHUIMEANACH, GILLE MHIC-LEÒID.

Gur h-e latha Loch-iall,
'Rìgh ! bu mhath do dhol sìos—
Bha trì-fichead 's cóig-diag
Gun anam dhiubh !

Gu-n robh cuiridh mo ghràidh,
'G än duì-ruith gu tràigh,

'Toirt urram a' bhlàir
A dh-aindeoin diubh.

Gu-n robh mis' ás do dhéigh,
'Us do ghunna fo m' sgéith ;
Gur a duin' air bheag féum
Nach leanadh tu.

'S truagh nach mis' a bha 'd chòir,
(Ged nach tiginn ás beò)
'N uair a dh' eitich an t-òrd
Na sradan dut—

'S claidheamh guineach 'us sgiath,
Mar ri cuideachadh Dhia,
Ghearrainn golag air bian
An rag-mheirlich.

Fhuair thu tilleadh, a sheòid,
Anns an iomairt air dhòigh ;
Air mo chinnt cha b' i 'chòir
A bh'aca-san.

Thog thu creach á Màm-mòr,
'S bha sùrd casg' air à tòir,—
Ge do chanadh iad òlach
Lachuinn riut.

Creach eil' air do sgrìob,
Gu-n do thogadh leat ì,
'N uair a chaïdh tu 'strìth
'S na Catanaich.

# FÒGRADH RAONUILL OIG.

CUMHA do Raonull òg, Mac-ic-Raonuill na Ceapaich, 'n uair a theich e do'n Spàinnt air son éirigh le Mac-Dhòmhnuillì Chinntìre.—LE IAIN LOM.

Ghabh air fògradh do 'n Spàinnt,
Fear m' eòlais, 's mo dhàimh ;
Cha cheileadh tu pàirt
Dhe d' aigne orm.
Ghabh air fògradh, &c.

'Mhic-ic-Raonuill nam pìos.
Nam bratach, 's nam pìob,
Cha-n fhaicteadh 's an strìth
Thu cailleachail.
'Mhic-ic-Raonuill, &c.

'S e mo ghaol an ceann-sluaigh,
Nach bu tais 'am beairt chruaidh,
Chìteadh rudhadh 'n ad ghruaidh,
'S cha b' fhaiteachas.
'S e mo ghaol, &c.

'S fad a dh' aithn'inn do chéum
Air toiseach nan céud ;
'S air nàile gu-m b' éutrom,
Astarach.
'S fad a dh' aithninn, &c.

'N àm 'bhi 'siubhal nan stùc,
Bhiodh leat gillean 's coin lùth ;

Agus gunna nach diùltadh
Lasadh dhut.
'N àm 'bhi, &c.

Thig an t-Sruibhleach ghorm, chaol,
Dhut 'an cuibhrich mu d' thaobh—
Gu-m bu chuimhneach m' fhear gaoil
Air tapachd leath'.
Thig an t-Sruibhleach, &c.

Mar ri bogh' an t-sàr chùil,
Iar ä thaghadh o 'n bhùth ;
'S gu-n tolladh tu sùil
Na cartach leis.
Mar ri bogh', &c.

'Fhir a thàinig an dé,
Nall à Raineach nan géug ;
'S ann agad 'tha 'n sgéul
'Chuir airteal orm.
'Fhir a thàinig, &c.

O! cha bhrathainn, 's mi 'm chéill,
Thu 'Dhuibhneach fo 'n ghréin,
Ged a dh' ìnnseadh tu sgéul
Do leapach dhomh.
O! cha bhrathainn, &c.

'S ann orms' a rug a' mhì-bhuaidh,
O mhuch maduinn Di-luain,
'N uair a ghabh mi 'n cead truagh
'S a' Chaiplich dhiot.
'S ann orms' a, &c.

Gur a mis' 'tha fo ghruaim,
'S mi 'n am ònrachdan truagh,
'S nach faic mi 'tighin o 'n chruaich
Na b' aite leam.
Gur a mis', &c.

---

## TILLEADH RAONUILL ÒIG.

Oran a rinneadh an uair a chualas gu-n robh Raonull òg a' tighin dachaigh ás an Spàinnt, 's an rìgh an déigh mathanas a thoirt da.—Le Iain Lom.

Mi 'm shuidhe air an aisre,
Gun agam ach mi 'm ònar.
Mi 'm shuidhe, &c.

Gu-n robh mi 'n dé, mu 'n taice so,
'Na chleachd mi 'bhi ás m' òige :
Gu-n robh mi, &c.

Mar ri Màiri Chriararaich,
Làmh fhial a dhìol an òir i—
Mar ri Màiri, &c.

Mar ri gruaidh an fhaiteachais,
S bu taitneach leam a còmhradh.
Mar ri gruaidh, &c.

A bhean-an-taighe freasdail,
'Us lìon an seipean beòrach.
A bhean-an-taighe, &c.

An deoch so air do shlàinte,
'S gu-m b' fheàirrd thu ré do bheò i.
An deoch so, &c.

'Us ge bu mhisde mise i,
Cha-n fhàg mi driosg gun òl d'i.
'Us ge bu mhisde, &c.

Air ceisd nam ban o 'n Chananaich,—
Gur h-aineolach mu'r dòigh thu.
Air ceisd nam ban, &c.

Gu-n d' rinn thu iuchair Shéumais,
A dh' éugnaich o luchd chleòc e.
Gu-n d' rinn, &c.

Ach, tamull beag 'an déigh sin,
Gu-m b' éudar dol air fògradh:
Ach tamull beag, &c.

Gu-n tug thu ás an rìgheachd ort,
Gu crìochan 's nach robh d' eòlas.
Gu-n tug thu, &c.

Bhiodh gràbhailte mhath chìnnteach ort,
A dhìon do chìnn 'an còmhraig.
Bhiodh gràbhailte, &c.

Glac chrom air dheadh lughadh ort,
Sgian-dubh 'us taghadh smeòirne.
Glac chrom air, &c.

'Us gunna caol nach diùltadh srad
Air ùdlaiche na cròice.
'Us gunna caol, &c.

Tha comharradh 'bhi dìleas ort—
Gu-n tug an rìgh dhut stòras:
Tha comharradh, &c.

Gu-n tug e o Chaol-Muile dhut,
Gu cnoc na Coille-mòire.
Gu-n tug e, &c.

Thug 'us cruit fo théudan,
'Us cead à séinn 'n ä sheòmar.
Thug 'us cruit, &c.

Gu-m bu chònspunn smachdail thu,
Air Lachunn Mac-an-Tòisich.
Gu-m bu, &c.

'S a Raonuill òig na Ceapaich,
Gur h-ait leinn mairionn, beò thu.
'S a Raonuill òig, &c.

A cheannsachadh nan Duibhneacha,
Gur cuimhne leinn än dò bheairt.
A cheannsachadh, &c.

---

## CUMHA RAONUILL OIG.

THUG an rìgh làn mhathanas do Raonull òg, agus chuir e fios air do Lunnainn. A réir ìnnse sgeòil, cha b' fhad a mheal e gean-math an rìgh—rinn farmad-cùirte cur ás da. An uair a thàinig ä sgiala-bàis, rinneadh a' chumha so le Iain Lom.

Ged 'tha 'n oïche 'nochd fuar,
Cha-n e 'n cadal mo luaidh;
'S cha-n e tainead no fuairead m' éididh.
Ged 'tha, &c.

'S ann 'an Sasonn 's an ùir,
'Dh' fhàg mi 'n tasgaidh mo rùn;
Ann an clachan nan tùr céutach—
'S ann 'an, &c.

'Am Baile Lunnainn nan cleòc,
Dh' fhàg mi urrainn mo sgeòil;
Leat bu duilich e, 'Dhòmhnuill Shléitich.
'Am Baile Lunnainn, &c.

'An taigh-lagha aig cùirt,
Gu-m bu fhradharcach d' iùl,
Cha bu chladhair a chùnntadh féich ort.
A taigh-lagha, &c.

'Am measg Ghàidheal 'us Ghall,
B' àrd a dh' éisdteadh do chainnt,—
Fàth mo dhosguinn mar 'mheall an t-Eug oirnn!
'Am Measg Ghàidheal, &c.

'Dol a thomhas nam prop,
Leis a' bhogha nach b' olc,
Gu-m bu domhain an lot 'n än créubhaig.
'Dol a thomhas, &c.

Bu tu nàmhaid a' bhuic,*
'Thig o àrd Bhéinn an t-sluic,
'S na h-eala bàin' 'bu neo-thuisleach éirigh.
Bu tu nàmhaid, &c.

A Mhaol-chinndearg nan càrn,
'S ann riut a chinneadh an t-sealg;
'S bras a shileadh fear dearg na h-éilde.
A Mhaol-chinndearg, &c.

* Boc-da-bhiorain.

Gur a mis' 'tha gu tìnn,
'S bochd 's gur tùrsach 'tha mì:
'S nach faicear a's tìr fear d' éugais!
Gur a mis' 'tha, &c.

Gur a mis' 'tha fo sprochd—
Càch mu d' fhearann a' trod:
'S nach suidh thu air cnoc g' ăn réiteach'!
Gur a mis' 'tha, &c.

Chunnaic mise do thùr,
'S e gun mhire gun mhùirn,
'Us do chinneadh 's gach cùis 'an déis-làimh.
Chunnaic mise, &c.

Tha do bhaile gun stàth,
'S e gun sabhull, gun àth,—
'N ă fhiadhairean bàna féuraich!
Tha do bhaile, &c.

Och! 'fhir bhuidhe mo ghaoil,
Do 'm bu shuaicheantas fraoch—
'S i mo chreach-sa nach faod thu éirigh!
'S fhir bhuidhe, &c.

---

## CUMHA GHILL-EASBUIG NA CEAPAICH.

B' e Ghill-easbuig na Ceapaich, seanair Sìlis Ni-Mhic-Raonuill, a' bhan-bhàrd. 'S è a bu docha le Iain Lom de na bha mu mhurt na Ceapaich, agus thug sin air a' chumha so a dheanamh dhà. Dh' éug e romh Latha Raon-Ruairidh.

Moch Di-sathurn mo bhéud!
Ghluais claidheamh fo m' sgéith:
'S tric leam càramh nan tréith fo 'n fhòd.
Moch Di-sathurn, &c.

Tha leann-dubh iar mo chràdh,
'Chuir mo shùgradh gu làr,
Ged a's sughaltach càch ag òl!
Tha leann-dubh, &c.

Mo Cheann-taighe 'n robh féum,
'G an robh labhairt le céill,
'Bhi 'n ä shìneadh fo dhéile bhòrd.—
Mo Cheann-taighe, &c.

'An ciste ghiubhais chaoil, bhàin,
An déis à h-uidheam aig càch—
An taigh-fiodha fo bhlàth nan òrd.
An ciste ghiubhais, &c.

'N uair a bhà thu gu tìnn,
Gu-n robh d' aigne tharr leinn,
Mar aigne, 's mar ìnntinn Iòb.
'N uair a bhà, &c.

Bha do lamhan a suas,
(An déis do labhairt 'thoirt uat,)
Ris an Athair 's ri Uan na glòir'.
    Bha do lamhan, &c.

Cha bu spùillear air tuath,
Do 'na rùisgeadh an uaigh—
Bha mo dhiùbhail air ghuailnean slòigh!
    Cha bu spuillear, &c.

Tha do chinneadh gu léir,
Làn tiom' ás do dhéigh,
'Mhic an fhir o Loch-Tréig an fheòir,
    Tha do chinneadh, &c.

A Cholla, cuimhnich, 's gach gnìomh,
Cliù do shìnnsir o chian,
Seas do rìgh, agus Dia, 's a' chòir.
    A Cholla, &c.

---

## TORRADH IAIN LUIM.

An uair a chaidh fóid thar Iain Lom, thuirt Colla na Ceapaich ri Aonghus Mac Alastair Ruaidh Ghlinne-Cothann: "Cluinneamaid annas do làimhe." Thuirt esan:

Chunna mi crìoch air m' fhear-cinnidh,
'G ä chàramh an diugh 'an Tom-Aingeal;
Iuchair nam bàrd—righ nam filidh—
Dia 'dheanamh sìth ri d' anam.

B' fhuath leat Màiri, b' fhuath leat Uilleam,
'S b' fhuath leat Siol-Diarmaid uile.
'S a h-uile h-aon nach biodh rìoghail,
Dh' innseadh tu dhaibh e gun iarraidh.

Tha gaol an Leoghainn, 's fuath an Tuirc,
Anns an uaigh 's am beil do chorp.
Gu-n tugadh Dia mathanas dut,
Bha thu dìoghaltach 's an olc!

---

## CRONAN BRATHANN.

FONN.—Hi hòileagan,
Hi hòileagan,
Mu-n cuairt a' bhràth,
'S na sòraibh i.
Hi hòileagan,
Hi hòileagan.

Beannaich am balg,
'Us beannaich an gràn,
A' chnotag 's gach màm
De'n ghradanadh.
Hi hòileagan, &c.

Beannaich an t-inneal,
'Us beannaich an crann,
A' bheairt 'us gach ball
A bhuineas d' i.
Hi hòileagan, &c.

Cuir an car deiseal,
Am feasda, de 'n bhràth,
Ma 's math leat min bhàn
'Bhi-torrach dhut.
Hi hòileagan, &c.

Mu 'n cuairt i 'n à stìll,
Le luinneagan bìnn
'S cha toirear do 'n t-sìthean.
Deannag dh' i.
Hì hòileagan, &c.

*'N uair a rachadh i ceart 'n à siubhal.*

Fonn—Mu-n cuairt i leis a' char dheiseal,
Mu-n cuairt i gu daingeann tróm;
Mu-n cuairt i leis a' char dheiseal,
'S cha-n eagal d'i 'dhol do'n tóm.

Mu-n cuairt i le ruighe gramail,
Na caomhain d' fhallus—bleith an gràn.
Mo mhuirichinn 's iad uile falamh—
Fear an taighe 'chion an tràth!
Mu-n cuairt i leis, &c.

Na-m biodh agam bó dhruim-fhionn, chean-fhionn,
Na-m biodh agam bó chroidh-fhionn, dhónn;
Cha bhiodh agam fear an taighe
'Bleith na brathann, cróm.
Mu-n cuairt i leis, &c.

Ma 's ealchadh a th' agad, no gradan;
Ma 's earraradh e, fair dhomh màm;

'S ma's acras, gur manadh g' ä chasgadh—
Fideagan blasda—min bhàn!
Mu-n cuairt i leis, &c.

---

## ORAN NA COMHACHAIG.

Cóig ceithreamhnan de dh-òran na comhachaig, a bh. gus a nis 'an call-taisg. Fhuair mi 'n ciad thrì o Raonull Dômhnullach am an Achadh-nan-Comhaichean; agus an dithis eile o Dhòmhnull Dòmhnullach a dh' 'éug o chionn ghoirid 'am Both-Thìnidh 's a' Bhràighe.

44.

Bu mhath mo bhuachaille cruidh,
B'e sid uasal nam fear,—
Bu deacair dhomh tàrmus air d' fhuil
Cha bu dubh, ach aobharrach glan.

45.

Bu mhath mo bharanta-cogaidh,
Ge do thogair mi tigh'n uaithe,
(Gur h-e Eòin á Taigh na creige.)*
O'n a bhagair e mo bhualadh.

46.

'S o'n a bhagair e mi gu teann,
Cho fad 's a mhaireas crann, no clach;
Cha tog mi h-uige mo thriall,
Ni mò 'dh' iarraim dol 'n ä theach.

* The site of Mac-Ian's Castle, Glencoe.

55.

Soiridh uam gu Coire na cloich',
An coire 'm bu toigh leam 'bhi thàmh;
'S gu Uisge-Labhair nam faobh,
Cuilidh nan agh maol, 's nam mang.

56.

Soiridh eile gu Bac nan craobh,
Gu dà thaobh Bealach nan sgùrr,
'S dh' fhios an Eadar-bhealaich mhòir
Far nach cluinnear glòir nan Gall.

---

## AM MUILIONN DUBH.

Tha nead na circe-fraoich
Anns a' Mhuilionn dubh, 's a' Mhuilionn dubh;
Tha nead na circe fraoich
Anns a' Mhuilionn dubh o Shamhradh.

Tha 'm Muilionn dubh air bhogadan,
Tha 'm Muilionn dubh air bhogadan,
Tha 'm Muilionn dubh air bhogadan,
'S e 'togairt dol a dhannsa!

Tha ioma rud nach saoil sibh,
'S a' Mhuilionn dubh, 's a' Mhuilionn dubh;
Tha ioma rud nach saoil sibh,
'S a' Mhuilionn dubh o Shamhradh!
Tha 'm Muilionn dubh, &c.

Tha gobhair 'us crodh laoigh
Anns a' Mhuilionn dubh, 's a' Mhuilionn dubh;
Tha gobhair 'us crodh laoigh
Anns a' Mhuilionn dubh o Shamhradh!
Tha 'm Muilionn dubh, &c.

---

# ALASTAIR DONN.

Oran a rinn te d'à ciad leannan 's e iar tighin dachaigh g' à sealltuinn 'an déigh à h-athair a thoirt oirre fear eil' a phòsadh.

Fonn—Irin àirin iù horó,
Irin àirin iù horó,
Irin àirin iù horó,
Bu tù mo luaidh na-m faighinn thu.

Chaidh mo leannan seachad suas,
'S féileadh preasach air 'an cuaich,
Ribean dubh os ceann ä chluais—
Gur h-uasal am mac athar e.
Irin àirin, &c.

'S chaidh e rithist seachad sìos,
Mar nach faiceadh e mi riamh ;
E cho fiata ris an fhiadh—
Cha tìll e 'm bliadhna 'n rathad so !
Irin àirin, &c.

Fhichead latha gus an dé,
Dh' fhalbh an t-òigeir tapaidh tréun ;
Nach truagh leat, a ghaoil, mi-fhéin,
'S an fhoill an déis à brathadh oirnn.
Irin àirin, &c.

Gur h-e m' aighir 'us mo ghràdh,
'Dhealaich mi ris air an tràigh ;

'N uair a shìn mi dhut mo làmh,
Bha deòir gu làr gun amharus.
Irin àirin, &c.

An oïch' a bhà sinn anns an Dùn,
(Eadar mo chadal 's mo dhùisg,)
An gille donn 'bu ghuirme sùil,
'Toirt ùbhlan air a' phathadh dhuinn.
Irin àirin, &c.

'S ann 'an Eilean beag nan craobh,
'Chuir mi eòlas air mo ghaol;
'S deacair bó a chur air laogh,
'S mòran gaoil air gamhuinn aic'.
Irin, àirin, &c.

Na-m faiceadh tu 'n druid air craoibh,
'S i 'n a ruith o thaobh gu taobh;
'S amhuil sid 's mar 'bhios an gaol—
Gur lìonmhor taobh a ghabhas e.
Irin àirin, &c.

Mo ghràdh an t-Alastair donn,
'S e do ghaol 'tha 'tigh'n fo m' chonn;
Ge do dh' fhàg thu m' inntinn tróm,
Gu-n togainn fonn le h-aighir ort.
Irin àirin, &c.

———

## CAILLEACH BEINN-A'-BHRIC.

Cailleach Béinn-a'-Bhric, horó,
Bhric ho-ró, Bhric horó;
Cailleach Beinn-a'-Bhric, horó,
Cailleach mhór an fhuarain àird.

Cha leiginn mo bhuidheann fhiadh,
Mo bhuidheann fhiadh, mo bhuidheann fhiadh;
Cha leiginn mo bhuidheann fhiadh,
A dh-iarraidh shlige dubh' a 'n tràigh.

Cailleach, &c.

---

## AN LONG-EIREANNACH.

An uair a bhiodh na mnathan sgìth a' fùcadh a' chlotha, bheireadh iad greis air le 'n casan, agus greis le m' basan. Thòisicheadh té dhiubh air an "Luing-Eireannaich," a' toirt a 's taigh leannain gach nighinne 's a' chuideachd, agus iad uil' a' togail an fhuinn, 's a' cumail tìme le 'm basan, &c.

Hó, co a bheir mi leam
Air an Luing-Eireannaich ?
Hó, co a bheir mi leam
Air Luing-Eireannaich ?
Air an luing, air an luing,
Air an Luing-Eireannaich ?
Hó, co a bheir mi leam ?

'Dol a dh-America nùll,
Air an Luing-Eireannaich.
Hó, co a bheir, &c.

Iain ban Siosal air än ceann,
Air an Luing-Eireannaich.
Hó, co a bheir, &c.

Gille smiorail 's am beil suim,
Air an Luing-Eireannaich.
Hó, co a bheir, &c.

Bidh Tormoid 'am bàrr a' chroinn,
Air an Luing-Eireannaich.
Hó, co a fheir, &c.

'S aithne dha àmhuilt an t-siùil,
Air an Luing-Eireannaich.
Hó, co a bheir, &c.

Dòmhnull-Iäin air an stiùir,
Air an Luing-Eireannaich,
Hó, co a bheir, &c.

An ailm fo achlais an t-suinn,
Air an Luing-Eireannaich.
Hó, co a bheir, &c.

Leannan Màiri 'n Aonghuis duinn,
Air an Luing-Eireannaich.
Hó, co a bheir, &c.

Leannan cruinneag a' chinn chruim,
Air an Luing-Eireannaich—
Hó, co a bheir, &c.

Cha-n innis mi 'ainm idir dhuibh,
Air an Luing-Eireannaich.
Hó, co a bheir, &c.

Chì mi i 'caogadh à sùl !
Air an Luing-Eireannnaich.
Hó, co a bheir, &c.

Gu-m faigh iad deise de'n chlò ùr,
Air an Luing-Eireanaich.
Hó, co a bheir, &c.

Gu-n téid sinn uile a nùll
Air an Luing-Eireannaich.
Hó, co a bheir, &c.

---

## GLAISTIG LIANACHAIN.

Oīche g'an robh an Gille-Dubh-Mór Mac-Cuaraig a' dol dachaigh ás a' chèardaich, tachrar a' Ghlaistig air mar a bha e 'dol thar Cùrr aig Bial-àth Chroisg.

Fàilt ort, 'Ille Dhuibh Mhóir, os' ise,
Am b' fhèairrd thu cùlag ?
B' eadh agus bialag, os' esan—
'S thug e togail bheag mhór oirre,

Bhàrr lóm a chladaich;
'S cheangail e i air ä bhialaobh,
Gu tiarainte, daingeann,
Air muin an eich sgiamhaich,
Le Sian-chrios Fhaolain !
'S bhóidich, 'us bhriathraich e,
Gu dian, 's gu h-ascaoin,
Nach leigeadh e slàn á 'ghlaic i,
Gus an nochdadh e'n làthair dhaoin' i !
"Leig ás mi," os' ise, "'s gheibh thu uam,
Mar chumhlaid, 's mar dhochair :
Làn buaile de chrodh breac,
Bailgionn, dubh, cean-fhionn ;
Buaidh cnuic agus còdhalach,
Ort fhéin 's air do sheòrs' a 'd dheaghaidh."
'S leam sin a'd aindeoin, os' esan,
'S cha-n fhoghainn gu d' fhuasgladh.
"Leig ás mi 's fàgaidh mi d' fhónn,
'S an robh mi 's an tóm a thàmh ;
Agus togaidh mi dhut a nochd,
Air an Fhoich ud thall :
Taigh-mór daingeann, dìge—
Taigh air nach drùigh teine,
Uisge, no saighead, no iarunn ;
'S a ghleidheas tu gu tioram, seasgair,
Gun fhiamh, gun eagal, 's bidh sian ort
O nimh, o cheathairn, 's o mhìth'chean !"
Coimhlion do bhriathran, os' esan,
'Us gheibh thu do chead uam.
Leig ise sgal aisde le tùrsa.
A chluinnt' thar sheachd beannan !
Shaoilte gum b'e Còrn-na-fiùbh

A bh' aig Fionn a thug fead ás.
'S cha robh sìthean, no stùc,
Nach do dhùisg, 's nach d' ath-fhreagair,
'S chruinnich iad taobh-thall an Lòin,
'S iad ri h-òrdugh a' feitheamh.
Chuir i 'n greim iad le cabhaig,
Gu farasda, rianail;
'S thug iad leacan, 'us clachan,
'A cladach Steall-Chlianaig,
'G ǎn sìneadh o làimh gu làimh!
'N Tóm Innis a' Chladaich,
Ghearradh cabair 'us taobhain;
Agus suidheachan fada,
Réith, reamhar, 's a' Chaor'naich'
'S ise gun aon tàmh ag ràdh:
" Aon chlach air muin dà chloich,
'S dà chloich air muin aon chloich;
Bior, fòid, fair sgolb,—
Gach fiodh 's a' choill,
Ach fiodhagach.
'S mairg nach faigheadh mar a chuireadh,
'S nach cuireadh mar a gheibheadh."
'S 'an glasadh an latha,
Bha fóid thar ǎ dhruim,
Agus smùid deth!
Chùm es' an coltar a's teine,
G' ǎ ghleidheadh o mhìosta;
O'n a b' eòl da mu chleasan,
'S mu gheasan nan sìth'chean.
'N uair bha 'n taigh a nis ullamh,
'S a dhìol i gach cumhlaid;
Gun d' fhuasgail e 'n t-Suire,

'S cha d' fhuilig e dìobhail !
    Seach an uinneag mu 'chomhair,
Gu-n do shìn i dha 'crodhan
A ghabhail leis soiridh—
Ach gu 'thoirt do 'n t-sìthean !
    Ach shìn es' an coltar,
'S lean craicionn à bois' ris,
'Us léum i air clach ghlais
Na Foich' a thoirt bìnn air !
    Thug i mollachd an t-sluaigh air,
'Us mollachd nan uamhlach ;
'S ma chreidear na chualas,
Gu-n d' fhuair i à h-ìmpidh :
    " Fàs mar an luachair—
      Crìonadh mar rainich—
      Liathadh 'n ur leanbain—
      Caochladh 'an tréun ur neart—
      Cha ghuidh mi gun mhac 'n ur n-àite ! "
" 'S mis a' ghlaistig-bhròin,
'Bha 'm Fearann an Lòin a thàmh,
Thog mi taigh-mór air an Fhoich,
'S chuir e aiceid ann am chóm ;
Cuiridh mi fuil mo chridhe 'mach,
Air Sgùrr-Finisgeig gu h-àrd—
Air tri tomanan luachrach,
'S bidh iad ruadh gu Là'-bhràth ! "
    'S léum i 'n à lasair uaine,
    Thar gualainn na Sgurra !

## CRONAN NA MNATHA-DIOLAIN.

Gaol beag thu, gaol beag thu,
Gaol beag thu horó ;
Gaol beag thu, gaol beag thu,
Gaol beag thu horó.

Tha d' athair 'an teagamh.
Gaol beag, &c.

Nach fios idir co leis thu,
Gaol beag, &c.

Mur le breabair nan each thu.
Gaol beag, &c.

Their do mhàthair gur leis-s' thu.
Gaol beag, &c.

'S bidh i 'màireach aig seisein.
Gaol beag, &c.

(Ged a's nàisneach an seasamh,
Gaol beag, &c.

Bidh e 'chàcha 'n ä leasan).
Gaol beag, &c.

'S gu-n cuirear thu airsan.
Gaol beag, &c.

'S bidh tu 'd phàisdean ro bheadrach.
Gaol beag, &c.

'S cha bhi teagamh co leis thu.
Gaol beag, &c.

# FEAR 'BHREACAIN BHALLAICH.

Latha dhomh 's mi 'falbh a' ghleannain,
Illein ó robha hó ;
Thachair orm fear 'bhreacain bhallaich.
Eho hì riri hó,
Hug i hó, illein ó, robho hó.

Dh'fhaighnich e am b'è a leanainn.
Illein ó, &c.
Thuirt mi fhéin nach b'è 'bh 'air m' aire.
Eho hì, &c.

B' annsa leam mac fhir a' bhaile.
Illein ó, &c.
'G am biodh tùir 'us taighean geala.
Eho hì, &c.

O, gur h-e mo rùn an gille,
Illein ó, &c.
'Dh'iomradh ràmh 's a dh 'éigheadh iorram.
Eho hì, &c.

'S ge do bhriseadh fear nach tilleadh ;
Illein ó, &c.
Ach fear eil' a chur 'n ä ionad.
Eho hì, &c.

Mac-Coinnich o thìr nam fireach,
Illein ó, &c.
O thìr na gràinnsich 's na mine.
Eho hì, &c.

Tìr an éisg, 's na h-éilde binnich,
Illein ó, &c.
Tìr nan tréun laoch anns an iomairt.
Eho hì, &c.

Gaol an tréun nach tréig ä leannan,
Illein ó, &c.
'Tha gun bhéud, gu béusach, ceanalt.
Eho hì, &c.

Shiùbhlainn leis thar chuan, 's thar bheanna.
Illein ó, &c.
'S cha bu chùram leam e 'm mhealladh.
Eho hì, &c.

Soiridh le fear 'bhreacain bhallaich,
Illein ó, &c.
'Thachair orm 's mi 'falbh a' ghleannain.
Eho hì, &c.

---

## AM BALCHAN.

Chuirinn mo bhalchan,
'Shiubhal a' gharbhlaich;
Chuirinn mo bhalchan,
'Shealg nam firichean ;
Chuirinn mo bhalchan,
'Shiubhal a' gharbhlaich
'Chumail an t-sionnaich
O 'n mheanbh-chrodh.

Bheirinn mo chù dhut,
Luaidhe 'us fùdar ;
Bheirinn mo chù dhut,
Cù 'us gille dhut ;
Bheirinn mo chù dhut,
Gunna nach diùltadh,—
'Shiubhal nan stùc
'S a' gheamhradh.
Chuirinn, &c.

---

## AM MARAICHE.

FONN—O, 's e mo rùn am maraich,
Mo dhùrachd dhut thu 'bhi fallain.
O, 's e mo rùn am maraich.

'N uair a sheòl i 'mach á Grianaig,
Cha b'e 'm biadh a bh' oirnn mar ghainne,
O, 's e mo rùn, &c.

'N uair a dh' fhalbh sinn le *Kate* a sheòladh,
Thàinig an tòir oirnn mu 'n Charraig.
O, 's e mo rùn, &c.

B' ann an sid 'bha cùis na h-éigin,
'G ar cur a dh-Eirinn a dh-aindeoin.
O, 's e mo rùn, &c.

Shuidh Alastair air an stiùir,
'Us chuir e 'cùrs' air Eilean Mhanainn.
O, 's e mo rùn, &c.

'N uair a nochd sinn ris a' Mhaoil—
Gu-m b' aobhar smaointean dol 'n à carabh.
O, 's e mo rùn, &c.

'G éirigd air na tonna tuathal—
'Dol fodh' air uairean gu 'cranna.
O, 's e mo rùn, &c.

Shìn an sgiobair air éigheach :
"'Illean tréubhach, bithibh smearail."
O, 's e mo rùn, &c.

Gach fear ag obair mar a thàrradh—
Craicionn à làmh air na ballaibh !
O, 's e mo rùn, &c.

Fhuair sinn an sin beagan faoth'chaidh,
'S rinn sinn sruth na Maoil' a ghearradh.
O, 's e mo rùn, &c.

Tra 'fhuair Coire-Bhreacain greim oirnn,
Thuit i 'n à h-oidhche dhuibh ghailinn.
O, 's e mo rùn, &c.

'An soillseachadh an là 's na spéuran,
Bha sinn aig Ceann-gréine Bharraidh.
O, 's e mo rùn, &c.

'S chaidh na gillean uile 'dh 'ùrnaigh,
'N déis gach cùis a chuir iad tharta.
O, 's e mo rùn, &c.

# FLEASGACH A' BHADAIN.

Fonn.

Hiù illein othoro,
Hiù illein éile.
A fhleasgaich a' Bhadain,
Riut tha 'm aigneadh ag éirigh.
Hiùill irein ého,
Fàill ithill obha hó,
Hóro hiùill othoro.

'S truagh nach robh mis' *
Agus tusa le 'chéile.
Hiù illein othoro, &c.

'S truagh nach robh mis'
Agus tusa le 'chéile.
Hiùill irein ého, &c.

'Am mullach na beinne
Gun duin' ach sinn fhéin ann.
Hiù-illein, &c.

Gu-n deanamaid suidhe,
'Us laidhe, 'us éirigh.
Hiù-illein, &c.

Dheanadh, 'us cadal
'An glacan ä chéile.
Hiù-illein, &c.

* Airis gach ceithreamh dà uair mar an ciad fhear.

Gu-n deanainn do phòsadh,
Le òrdugh na cléire.
Hiù-illein, &c.

Cha-n innis mi 'm phiuthair,
Mo chumh' ás do dhéigh-sa.
Hiù-illein, &c.

Gur truime mo chridhe,
Na fiodhall gun téudan.
Hiù-illein, &c.

'S cha-n aotruim' e rithist,
Na nighean fo bhréid dhuibh.
Hiù illein, &c.

Gur a mis' 'tha fo mhulad,
Air an tulaich, fo éislean.—
Hiù-illein, &c.

Nach d' fhuaras thu agam,
A mharcaich nan stéud-each!
Hiù-illein, &c.

A' mhàthair a rug mi,
Chuir thu cudrom 'n à céuma!
Hiù-illein, &c.

---

## TUIREADH NION ALASTAIR RUAIDH.

Tuireadh a rinn Màiri Nighean Alastair Ruaidh, goirid 'an déis à fàgail 'an Sgarba.

Hóireann ó ho bhì ó,
Hóireann ó ho bhì ó,
Hóireann ó ho bhì ó,
Ri hóireann ó o hao o!

'S muladach mì, hì ó,
Hóireann ó ho bhì ó.
O cheann seachduin, hì ó
Ro hóireann ó o hao o!

'Us mi 'n eilean gun, hì ó
Hóireann, &c.
Fhiar, gun fhasgadh. hì ó,
Ro hóireann, &c.

Ma dh' fhaodas mì, hì ó
Hóireann, &c.
Théid mì dhachaigh. hì ó
Ro hóireann, &c.

Ni mi 'n t-iomradh, hì ó
Hóireann, &c.
Mar a's fasa, hì ó.
Ro hóireann, &c.

Do dh-Uilbhinnis, hì ó
Hóireann, &c.
A' chruidh chaisinn, hì ó
Ro hóireann, &c.

Far an d' fhuair mi, hì ó
Hóireann, &c.
Gu h-òg m' altrum, hì ó
Ro hóireann, &c.

Air bainne-chìoch, hì ó
Hóireann, &c.
Nam ban bas-gheal, hì ó
Ro hóireann, &c.

Thall aig Fionnaghail, hì ó
Hóireann, &c.
Dhuinn nion Lachuinn, hì ó
Ro hóireann, &c.

'S i 'n à banchaig, hì ó
Hóireann, &c.
Ris na martaibh, hì ó
Ro hóireann, &c.

Aig Ruairidh-mór Mac-, hì ó,
Hóireann, &c.
Leòid nam bratach, hì ó
Ro hóireann, &c.

'S ann 'n ä thaigh mór, hì ó
Hóireann, &c.
A fhuair mi 'm macnus, hì ó
Ro hóireann, &c.

Danns' le sùnnt air, hì ó
Hóireann, &c.
Urlar farsainn, hì ò.
Ro hóireann, &c.

An fhìdhlearachd 'g am, hì ó
Hóireann, &c.
Chur a chadal, hì ó
Ro hóireann, &c.

A' phìobaireachd, hì ó
Hóireann, &c.
Mo dhùsgadh maidne, hì ó
Ro hóireann, &c.

Thoir mo shoiridh, hì ó
Hóireann, &c.
Gu Dùn-Bheagain, hì ó
Ro hóireann, &c

---

## AN T-IADACH.

Duanag a rinn Màiri nion Alastair Ruaidh mar gu-m biodh i 'g iadach ri Ban-Ilich a mheall à leannan oirre, na-m b' fhìor i.

FONN—Hìrirì ohù robhó,
Roho ì ohì o.

Gur a mis' a th'iar mo chlisgeadh,
Tha loch uisge fo m' chluasaig.
Hìrirì, &c.

Ged a théid mi do m' leaba,
Cha-n e 'n cadal a 's dual domh.
Hìrirì, &c.

'Us a' bhean a tha 'n Ile,
'Sìr mhìadachadh m' éuda—
Hìrirì, &c.

'Bhean 'thug uamsa mo roghainn,
'S gu-n taghainn thar chéud e.
Hìrirì, &c.

Ach na-m bithinn 'n a fianuis,
Gu-m biodh spìonadh air bhréidean.
Hìrirì, &c.

Chì mi 'n Fhionnairidh thall ud,
'S i gun earras fo 'n ghréin oirr'.
Hìrirì, &c.

Gu-m faca mis' uair a
Bha daoin-uaisle mu d' réithlean.
Hìrirì, &c.

Rachadh cuid do 'n bhéinn-sheilg dhiubh,
Cuid a mharbhadh an éisg dhiubh.
Hìrirì, &c.

Air Linge na ciste,
'M bì na bric anns an léumraich.
Hìrirì, &c.

Tha mo chion air an lasgair—
'Saighdear sgairteil fo sgéith thu.
Hìrirì, &c.

'N uair a thig thu do 'n chaisteal,
Bheir thu dhachaigh do chéud-ghràdh.
Hìrirì, &c.

Ged a thà mi air m' aineol,
O 'n bhaile fo éislean ;
Hìrirì, &c.

Cha-n ion do 'n bhan-Ilich,
'Bhi 'strìth rium mu d' dhéibhinn.
Hìrirì, &c.

---

## MAIRREARAD NAN CUIREAD.

Oran a rinn Màiri Nion Alastair Ruaidh 's Mairrearad nan cuiread a' togail oirre gu-n robh i leth-tromach.

Ach, a Mhairrearad nan cuiread,
C' uim' a chuir thu orm bréug :
Hi rìri o hìri ó hì ò.

Gu-n robh leanabh gun bhaisteadh,
Fo aisne mo chléibh !
Hi rìri, &c.

Ann an làraich mhic tighearn',
Far nach bithinn 's tu fhéin.
Hi rìri, &c.

C' uim' nach ìnnseadh tu 'n fhìrinn,
Cho cìnnteach rium fhéin ?
Hi rìri, &c.

Cha b' ionann do m' athair,
'S do d' athair-sa, 'éisg.
Hi rìri, &c.

Cha b' ionann do m' bhràithrean,
'S do d' ghàrlaich gun spéis.
Hi rìri, &c.

Cha b' ionann d' ar taighean,
'N àm laidhe do 'n ghréin.
Hi rìri, &c.

Gu-m faighte' 'n taigh m' athar-s',
Sithionn, 's cnaimhean an fhéidh.
Hi rìri, &c.

'S e 'gheibhte' 'n taigh d' athar-s',
Sùgh 'us cnaimhean an éisg!
Hi rìri, &c.

'N àm dìreadh o'n bhaile,
'S tróm, 's gur h-ainneamh mo chéum.
Hi rìri, &c.

Gur a diùmbach mi 'n chaile,
'Thog sgainneal nam bréug!
Hi rìri, &c.

Dubh iomall na tuatha—
Buinneag shuarach gun spréidh!
Hi rìri, &c.

Le farmad, 's le mì-rùn,
'Chuir mì-chliù orm fhéin.
Hi rìri, &c.

'Thog orms' an droch alla
'S orts', a Chalum nam béus;
Hi rìri, &c.

Air an d' fhàs an cùl dualach,
'Tha 'n ä chuaileanean réith.
Hi rìri, &c.

'S e sìos mu d' dhà shlinnean
Mar an fhiodhal fo théud.
Hi rìri, &c.

---

## PÒSADH MHIC LEÒID.

Conaltradh eadar Màiri Nion Alastair Ruaidh agus Nic-Dhòmhnuill á Tròtairnis.

Fonn—Hó lail oho,
Hóireann ó !*
Màiri—A Mhairrearad chridhe,
Nic-an-Tòisich.

'S bliadhn' an t-seachduin,
O 'na phòs thu.

'S ann gu d' bhaile,
'Thriall am mòr-shluagh.

Thriall Mac-Coinnich,
Le Mac-Leòid ann.

Thriall Mac-Ionmhuinn
Ann 's Mac-Dhòmhnuill.

* Airis so 'an déigh gach rann.

Nic-Dhòn—An cluinn thu, 'Mhàiri,
So na ceil orm :

Ci-dh-ì an long ud,
Seach an eirthir?

Màiri—Don-foighneachd ort,
C' uim' an ceilinn?

Ci-dh-ì 'tha sid, ach,
Long mo leinibh.

Tobar-fìona shìos
'N ä deireadh.

'Us tobar fìor-uisg,
'N à ceann eile.

Shìn i 'taobh ri
Long Mhic-Coinnich—

Chuir i bòrd á
Long an Eilein!

Don-foighneachd ort,
C' uim' nach ìnnsinn?

Ci-dh-ì sid, ach,
Long nan rìghrean.

Air an seinnear,
Na trì pìoban.

Ruairidh òg Mac-
Leóid nam pìosan.

Guala dheas mu-n
Iadh an sìoda.

Guala thoisgeil,
Mu-n iadh na mìltean.

Dhìreadh mo leanabh,
Mullach mhòr-bheann.

Pìob 'g a spreigeadh
Leat 's an tòrachd.

Claidheamhna geala,
'Dheanadh feòlach !

Targaidean donna,
Tollta, sreòicte !

A Ruairidh, 'Ruairidh,
'Ruairidh 'n Dùin ud.

'S tù mo mhire,
'S mo cheòl sùgraidh.

'S tù mo phaidirean—
Mo chìr-chùil thu.

Mo ghàradh-mheas,
'Am bi na h-ùbhlan !

C' àit am beil a h-aon
Riut coltach ?

O nach mairionn,
Fionn, no Oisean ?

Diarmad donn, no
Goll, no Oscar?

Mi 'n am shuidh
Air 'Chaolas-rònach.

M' aghaidh air Irt
Nan ian gorma.

Thàinig bleidean,
Bleidean leòmach!

Dh' fharraid dhìomsa,
Le càil-chòmhraidh.

Ciod è 'bu bhéus
Do Shiol Leòid ud?

Fhreagair mì è,
Mar 'bu chòir dhomh;

(Dhòmhsa b' aithne
Béus nan Leòdach.)

Fìon 'g ä shligeadh –
Beòir 'g à h-òl ac'.

'Us treas-tarruing,
'G à cur 'an stòpa.

'Cobhair fhéumach—
'Riarach' beòshlaint!

A bhean ud thall,
A chòir an uisge.

A Tròtairnis, 's ann
'Thàinig thusa.

'S e sin a dh' fhàg
Thu 'n diugh gun trusgan.

Nic-Dhór.—Air do làimh,
A chaile bhus dubh.

Cha-n 'eil mì
Gun òr gun usgar.

Tha mo ghùn dubh,
'Ur 'n am chiste.

'S mo sgòid bhràghad,
Cha-n fhaigh thus' i.

Màiri—'S ioma bodach
Leathann, ceòsach.

Agus cailleach
Rogach, leòmach.

'Thigeadh a nall
'A cùirt Dhòmhnuill.

'Dh' ìnnse gu-n do
Thriall am mòd air :

Gu-n do ghlais na
Goill e 'n seòmar.

Thugaibh, thugaibh,
'Phrasgain ghealtaich.

'Thàinig a nall
'A Gleann-Ealtainn.

Thugaibh 's a' chuan,
Mar na farspaich—

Thugaibh 's an fhraoch,
Mar na glais-eoin.

Eagal deadh Mhac-
Leòid 'g ur faicinn.

A' ghlas-ghuib ort,
'S air do sheòrsa!

Fàg an tìr so—
Tìr nan Leòdach!

'S rach 'g ad ghearan,
Do chùirt Dhòmhnull!

---

## A' CHAILLEACH.

Mìle beannachd aig and Eug,
'S ioma fear do 'n d' rinn e féum;
Thug e uams' a' chailleach bhréun—
'S éibhinn leam gu 'n shiubhail i!
  Shiubhail i, 's gu 'n shiubhail i,
  Shiubhail i, 's gu 'n shiubhail i!

'N uair 'thiginn dachaigh o'n nìth,
Bhithinn gu h-airtealach sgìth,

Laidhinn sìos air mo laimh chlì,
'S shìneadh cnaimhean dubha rium.
    Cnaimhean dubha, dubha, dubha,
    Shìneadh cnaimhean dubha rium!

'N uair 'thiginn dachaigh o'n chrann,
Bhithinn gu h-acarach fann;
Chithinn an rud nach biodh ann—
Samhladh 's taigh 'n ä shuidhe romh'm!
    Samhladh 'n ä shuidhe romh'm,
    Samhladh 'n ä shuidhe romh'm!

'N uair 'thiginn dachaigh o'n bhuain,
'S mi gu h-anmanach fuar,
Gheibhinn sid, 'an taobh na luath,
Làn na cuaiche duibhe uaip!
    Làn na cuaiche duibhe, duibhe,
    Làn na cuaiche duibhe uaip.

'N uair a rachainn 'dh'fhios na féill',
Bhiodh a' chailleach ás mo dhéigh;—
Casadaich 'am bial à cléibh,
'S éibhinn leam gu 'n shiubhail i!
    Shiubhail i 's gu 'n shiubhail i,
    'S éibhinn leam gu 'n shiubhail i!

---

# CUMHA DO MHAC-IC-RAONUILL NA CEAPAICH.

Fonn—Iùrabh o hì,
Iùrabh o hù !
Tha leann-dubh orm,
'S beag an t-ìoghnadh !

'S mis' a' bhean-bhochd 'th' iar à ciùrradh,
Cha-n 'eil mo leithid 's an dùïch,
Ach a' bhean a th' ann am Mùideart :
Màthair nan cuileanan cùbhraidh,
Dh' altruim i òg air à glùn iad,
Cha b' ann le bainne nam brùidean,
Ach le bainne-chìoch 'n ä dhrùchdan—
Gur a piuthar ise dhùinne !
Iùrabh o, &c.

Gur a mis' a tha fo mhulad,
Cha robh riamh orm na h-uibhir ;
Chì mi na féidh air a' mhullach,—
Faodaidh iad sid, 's beag än cunnart,
Cha toir mo ghìomanach fuil orr'.
'S coma leam fhìn falbh no fuireach,
'S òg a sgaradh uamsa m' ulaidh—
Mo roghainn a dh-fheara na cruinne !
Iùrabh o, &c.

Chunnaic mi 'bhi 'gabhail umad,
Bhi 'g ad chàramh anns a' churrach,
'S e 'seòladh gu tir an dubhroin,

Far nach cluinnear aon ghuth duine,
Farum nam ball no toirm na tuinne,
Fuaim an t-sìbein ris a' mhuran,
Toirm a' challduinn ris a' chuileann!
Och nan och! b'e 'n latha-dubh dhomh!
Iùrabh o, &c.

Gur a mis a tha fo ghruaman,
'N am mhnaoi, 'n am nighinn, 'us 'n am ghruagaich,
Gach duin' a' léughadh mo bhuannachd;
Cha-n e 'm beagan beag leam uam thu,
Mhic-ic-Raonuill o'n tùr stuadhach.
Marcach nan each seanga, luatha;
Sàr chliath-Chòmhraig air cheann-sluaigh thu;
Dùthchas shìnnsirean, Gleann-Ruaidh dhut.
Iùrabh o, &c.

Gur a mis a th' iar mo sgaradh,
'Fuaghal do léine 's 'g à gearradh;
Cha chuir i féum air na bannan;
Chaidh mo ghìomanach 'am falach,
'An ciste nam bòrd iar à sparradh!
'S ann a bhios mi 'nis 's an-uair,
A 'leagadh nan diar gu talamh,
'Caoidh mo chéile 'n diugh nach mairionn!
Iùrabh o, &c.

Gur a mis a tha làn airteil,
'Dìreadh 's a' téarnadh na leacainn'.
'S mòr an tróm ud 'th' air na h-eachaibh,
Gu-m beil tuille mòr 's mo chreach ann,
Aig luchd ad, 'us chleòc, 'us bhreacan,
Dol g' ä chàramh fo na leacan!—

Gach deadh bhuaidh bha fuaight' ri d' phearsa,
Mhic-ic-Raonuill bhàrr na Ceapaich !
Iùrabh o, &c.

---

## AN T-EACH-ODHAR.

Duanag a rinn Calum a' Ghlinne air seann each a thug e fodha thun na féille. Laidh Calum air an òl, agus thug an t-each dhachaigh air ; agus an uair a chaidh e rithist air ä thòir fhuair e 'n ä chlosaich air tóm e !

FONN—Sid mar 'bhuilich mi 'n t-each-odhar,
'Thug mi thun na féille fodham :
'N uair a shaoil leam 'chur air theadhair
'S ann a gheibhinn dram dheth !

Cha tug mise bhàrr na féille,
De'n ghearran a b'àrd a léumadh,
Ach dà fhacal de droch Bhéurla—
'S bha mi-fhéin 'an call deth.
Sid mar, &c.

Bhuilich mi 'n oïche gu latha,
Gun iomradh air dol a laidhe,
'S airgiod mo ghearrain 'g ä chaitheamh
'An aighir, 's an dannsa !
Sid mar, &c.

Ag 'eigheach *lassie come hither*,
Lian dhuinn an stòp a rithist—

'S ge d' bha mise gun Bhéurl' idir,
Theirinn *gie us dram* dheth !
Sid mar, &c.

'N uair a dh' éirich mi 's a' mhaduinn,
'S a thug mi làmh air a' chathair ;
Chunna mi 'n talamh 's an t-athar,
'S ball' an taighe 'danns' rium !
Sid mar, &c.

'S 'n uair a chaidh mi rìs g' ä iarraidh,
Bha srathair air air son dìolta,
Stiorapan de leathair-iall,
'Us srian de shìoman-còmhlaich !
Sid mar, &c.

Dh' fhalbh mi 's a' mhaduinn Di-haoine,
'S dùil agam gu-n cuirinn taod ann ;
'S ann a fhuair mi e 'n ä shìneadh
Air Sìthean Chìll-Anndrais !
Sid mar, &c.

Cha robh galar a bh' air créutair,
Nach robh ceangailte ri 'chréubhaig—
Gu ruig 'us an galar-déididh,
'Thug an déud o'n cheann ás !
Sid mar, &c.

Gu-n do dh-at, 's gu-n do bhòchd e,
Dh'fhàs e uibhir ri cruaich-mhòine !—
Cha robh fios aig duine beò,
Ciod è 'bu bhròg no cheann da !
Sid mar, &c.

'N uair a thòisich mi air falbh leis,
Bha gach duin' a mach air falchaig;
'S ann 'tha dùil agam gur farmad
A mharbh orm roimh 'n àm e!
Sid mar, &c.

---

## DUANAG A' CHIBEIR,

### LE DÒMHNULL-PHÀIL 'AM BÀIDEANACH.

FONN—"*Bràigh uisge-spé.*"

Gu-m beil mulad air m' ìnntinn,
O'n a thàinig mi 'n tìr so—
Nach faic mi mo nìneag dhonn, òg.*

O nach mi mo chaileag,
Do 'n tug mi 'n gaol-fallaich,
'S ann a dh' fhàg mi i 'n Raineach nam bò.

'S ann a dh' fhàg mise gruagach,
An fhuilt cham-lùbaich, chuachaich,
An taobh thall do Dhruim-Uachdair an fheòir.

Mur biodh ach astar aon oïche,
Eadar mise 's a' mhaighdean,
'S tric a rachainn g' ä foighneachd le deòin.

Ach tha 'n uidhe cho fada,
'Us nach faod mi dol dachaigh,
Eagal càch 'bhi 'g am fhaicinn 's an ròd.

* Airis gach ceithreamh dà uair.

'Us an stoc air mo chùram,
Bidh mo mhai'stir 'g am iùndran,
'S mi 'g ăn cumail mu chùl Bail'-a'-chrò.

'S mi gach latha 'g ăn cualach,
'S iad cho duilich a bhuach'leachd,
'S mi 'g ăn cumail mu-n cuairt do 'n Chreig mhòir.

Ach, cha bhiodh orm bonn cùram,
Na-m b'e 's gu-m fàgainn mo chù riuth',
Ge do bhiodh iad glé dhùint' ann an ceò.

Ge do chruinnich an dùïch,
A's taigh gu féill Chinn-a'-Ghiùsaich,
Cha robh té ann do 'n dùraiginn pòg.

Cìochan corrach, 's iad glé gheal,
Ann am broilleach do léine,
Mar aiteal na gréin' ri là ceò.

Mar eala nan cuaintean,
No mar shneachda nam fuar-bheann—
Calpa cuimte, 's troidh uallach 'am bròig.

Ni mi 'n litir so 'dhùnadh,
'S a chur 'n à drip ann ad ionnsaidh,
'S bidh tu fiosrach nach mùth mi mo dhòigh.

## DÒMHNULL A' RUITH NAN GOBHAR.

Dòmhnull a' ruith nan gobhar,
Saoil sibh-fhéin nach foghainteach e!
Dòmhnull a' ruith nan gobhar,
Air an än deoghaidh feadh nan gleann!
Dòmhnull, &c.

Air än deoghaidh, air än deoghaidh,
Saoil sibh-fhéin nach foghainteach e!
Air än deoghaidh, air än deoghaidh,
Air än deoghaidh, feadh nan gleann!
Dòmhnull, &c.

---

## RANN-CALLAINN.

Oïche na Callainn chuirteadh an crann air a' chòmhla, agus cha-n fhaigheadh duin' a's taigh gun ä dhuan a ghabhail. "*Mo bhonnag oirbh,*" theireadh an aoidh. "*Gabh do dhuan,*" fhreagradh bean-an-taighe.

I.

Beannaich an taigh 's na bheil ann,
Eadar fhiodh, 'us chlach, 'us chrann;
Móran bìdh, 'us pailteas aodaich—
Slàinte dhaoine gu-n robh ann.
A' Challa'inn so!

II.

Thàinig mis' a nochd' do 'n dùïch,
A dh-ùrachadh na Callainn.
Cha ruig mi leas a bhi 'g ä ìnnse—
Bha i ann ri lìnn ar seanar.
Tigh'n deiseal air an fhàrdaich,
'S bualadh le fàilt aig an dorus.
Mo dhuan a ghabhail aig a' chòmhla,
'Cur deoch m' eòlais air gach aineol.
Pìos de chaisean-uchd 'n am phòca,
'Chaidh a ròstadh ann an cabhaig.—
Gheibh a' bhean e—'s i a's fiach e—
Làmh a riarachadh nam bonnag.
Leis an achd a th' anns an dùïch,
Cha bhi dùil againn ri drama;
Ach, beagan de thoradh an t-Sàmhraidh,
Tha mi 'n geall air leis an aran.
A' Challainn so!

---

## IAIN BAN A' GHARBHATH.

Oran do dh-Iain bàn Dòmhnullach, fear a' Gharbhath mhòir 'am Bàideanach; le Iain Mac-an-Tòisich, Abrach a bha re ùine faide 'n ä uachdaran-cìse air eileanan na h-àirde niar ann an siorrachd Ionbhar-Nis, 's ann an siorrachd Rois; agus a dh' éug ann an Glaschu 's a' bhliadhna 1852.

FONN—"*Coir' a' Cheathaich.*"

Thoir soiridh nùll uam, 's na ceil mo dhùrachd,
A dh-ionnsaidh 'chùirteir 'tha 'm bun nam beann:
S a' bhràighe dhùthch' air an ro-mhath m' iùl-sa;
S e fàth mo thùrs' e—'bhi fada thall.—

Nach faic mi 'n tréun laoch, 's a' spàirn nach
géilleadh,
'S a' chath 'bhiodh éuchdach 'n uair 'dh 'éireadh
'fhearg.
Tha tlachd le réith-bheairt, 'us buaidh le tréine,
'S an àrmunn bhéumnach nach éisdeadh tàir.

'S e sid an cùirtear a dh' fhàs gu fiùranta,
Fallain, sùbailte, lùthmhor, garg;
Gu flathail, mùirneach, gu maiseach, sùnntach,
Le 'phearsa chùmpaich o 'chrùn gu 'shàil;
Gu cliseil fearr-ghleasach, brisg fo 'armachd
'S an drip, gun anfhainn 'an casgairt làmh.
Cha choltas leanbail 'th 'air mac na meanmna—
Ge b' 'thigeadh doirbh air bu shearbh e dhà.

'S tu rogha 'n t-sealgair 'am fochair garbhlaich,
Le 'd mhìolchoin mheanmnach a' falbh air éill:
An lomhainn mharbhtach 'bu trice teanchair
A' casgairt garbh-chabraich dhearg na céir'.
'N uair 'leigteadh dian iad a mach ri fiar-ghleann,
B' i 'n aighir gìomanaich 'bhi 'n än déigh;
Le 'n sùilean giara—le 'n sròin ag iarraidh
Nan aighean riabhach feadh shliabh-chnoc réisg.

Gur reachdmhor diùlanta, smachdail lùth-chleasach,
Beachdail, ionnsaicht' thu 'n cùisean garbh.
Gur cìnnt' a' chùis nach b'i 'chulaidh-shùgraidh
'Bhi 'tarruing dlùth riut 'n àm rùsgaidh lann.
Bhiodh stràcan-dùlain 'cur chàich 's na cùiltean
'N äm bàrcan brùchdach roi d' ghnùis gun sgàth.
S gach àit le dùrachd, 'an àm na h-ùspairt,
Bhiodh nàimhdean ciùrrta le lùs do làmh.

Gur math 'thig gartain, 'us brògan baltach,
Le osain dhathte de 'n chadadh dhlùth,
'Us breacan-guailne, le féileadh suainte,
'An càramh cuaich mar 'bu dual o thùs,
Mu d' phears', a thréun-laoich' théid deas 'n ad éideadh,
Nach tais re d' fhéuchainn, 's nach géill gun chliù.
Nach fuilgeadh éucoir—ach ceartas-réusain,
'S gach car le céill far an éight' thu 'n cùis.

Gur deas ri d' fhaicinn fo d'airm thu, 'ghaisgich,
Le d' phaidhir dhag 'bheireadh srad 's nach diùlt;
Le d' bhiodaig ghlais ort a's carraigneach cas
Iar à cur le snas ann an gath nan lùb ;
'S an claidheamh géur 'dheanadh sgath 'us réubadh
'Us àrach dhéurach le créuchdan ciùrrt',
Bu ro-mhath d' fhéum leis.—Gur tearc fear d' éugais,
A leoghainn chréuchdaich nan géurlann cùil.

Cho ciùin ri maighdinn 'an tùs à caoimhneis
Ri leannan-oidhche làn loinn 'us gràidh,
Tha d' ìnntinn chaoimhneil, le d' aigne shoillsich,
A thogas sloinntearachd do d' luchd dàimh.
Le tùr 'us eòlas, le tuigse shònruicht'
A thagairt còrach gun ghò 'n ad chainnt.
Air fad a' chàirdeis gu-n sloinn thu 'n àird e ;
'S gu bràth cha-n fhàillinnich far an geall.

Tha mis' ag ìnnse mo bheachd le fìrinn,
Cha cheil mi m' ìnntinn air tì 's a' chàs ;

'S ge b' aobhar strìth e, gu-m fuilginn mìostadh,
Mu-n deanainn strìochdadh 's na rinn mi 'ràdh.—
Bha m' fhuil ro dhìleas do d' mhàthair-chìche,
'Rinn d' àrach prìseil le brìgh à cnàmh—
Le sruithin uaibhreach à cuislean uasal,
A chàirich snuagh ort le buaidh thar chàch.

---

## ORAN DO MHAC-IC-ALASTAIR.

Rinneadh an t-oran so 'an àm coinneamh rìgh Deòrsa IV. 'an Dùn-Eidin 's a' bhliadhna 1822.—Le I. M. ciadna.

Fonn.—Hù o, 'fheara, bithibh fearail,
Eiribh gu h-ealamh 's na diùltaibh.
Hù o, 'fheara, bithibh fearail.

Cha-n àm cadail e 'Chloinn-Dòmhnuill,
'S än sàr ghaisgeach còrr iar dùsgadh.
Faicibh ceann-feadhna nam mòr-ghlonn,
'Cur gheall sònruicht'*—cha cheòl sùgraidh !
Hù o, &c.

Cùirtear mìleant, fìr-ghlic, fòghluimt',
Ceannsgalach, mòralach, mùirneach :

* During the visit of George IV. to Edinburgh in 1822, Glengarry challenged the pick of English soldiers, armed with musket and bayonet, against an equal number of his own men with broad sword and target.

Ceannard reachdmhor feachd nach sòradh—
Siol-Chuinn nan sròl-bhratach siùbhlach.
Hù o, &c.

'S niarachd drèam do 'm beil mar cheannard,
Cuiridh gun mheang, seannsail, mùirneach;
Urla shonais 's corp na h-àilleachd,
'Bheireadh càs bhàrr chàich, 's cha b' ioghnadh.
Hù o, &c.

'S beag ioghnadh gach cliù 'bhi fuaighte,
'S gach deadh bhuaidh 'bhi ort mar dhùthchas;
'S gach fuil rìoghail, fhìor-ghlan, uasal,
Ard, gun truailleadh, 'toirt snuaigh gnùis' dhut.
Hù o, &c.

Fuil mhorairean, iarlaichean, 's rìghean,
Chuinn 'us Mhìli, 's cìnnt' a' chùis e.
Dh' fhàg sid neart 'us cailm 'n ad chnàimhean,
'Bhualadh lann 'an àm na h-ùspairt.
Hù o, &c.

'S tu 'charraig dhaingeann gun fhàillinn,
Far an geall, gu bràth cha mhùth thu.
Mar ghleachd daraich ri muir ghàbhaidh,
'Chosnadh do d' luchd-dàimh buaidh-chùise.
Hù o, &c.

Guala-shruth a chur gach gàbhaidh,
Stoirm gu bràth cha chuir gu taobh thu.
Ursainn-chatha ri uchd còmhraig—
Leoghann macanta, mòr, cliùiteach.
Hù o, &c.

'N uair 'nochdar leat suaicheantas dearbhta;
Leoghann, long, 's làmh-dhearg an fhurbain,
Mar ri bradan glan na fairge—
Bidh àr marbhtach le garbh thùrs ann.
Hù o, &c.

'S lìonmhor fiùran fo arm còmhraig,
'Théid 'an òrdugh le deòin dhùrachd,
'Thoirt fo smachd a mach do thòrachd—
Laoich nach taisich 's an deò annta.
Hù o, &c.

'N uair 'théid luchd nam féiltean geàrr'
'An òrdugh blàir gur h-àrd a chluinntear,
Toirmrich dhos nam porta bàsmhor,
'Cumail béus ri gàirich shiùnnsair.
Hù o, &c.

O Ghleann-Gairidh nan sruth uaibhreach,
Thig àrd uaislean nan cruaidh chùl-lann;
'Sgathadh cheann 'us chorp o ghuailnean,
'Fàgail nàmh 'n än suain gun dùsgadh.
Hù o, &c.

Cnòideartaich nan òr-chrios dagach,
Stoirmeach, tartarach, bras, sùnntach;
Toirmeach, caithrimeach, sròiceach—
Ullamh, ealamh, eòlach, ionnsaicht!
Hù o, &c.

Gu-n cluinnear rochdadaich nam fitheach,
Air tróm lotan silteach, brùchdach;

Basraich bhan, agus gal nighean,
'Caoidh na mhillear, ach, cha diùghlar !
Hù o, &c.

---

## A' CHÒMHRAIG-DHEISE.

Rinneadh an t-òran so do Mhac-ic-Alastair an déigh dha cómhrag-deise 'chosnadh air duin'-uasal àraid.—Leis a' bhàrd chiadna. I. M.

FONN—"*Oran Shìol-Dùghaill.*"

'S mithich dhòmhs' a bhi 'dùsgadh,
Cha-n e 'n cadal 'tha 'shùrd orm ;
Cha teic fhad 's 'thug mi 'm ùine cho stormt'.
'S mithich, &c.

S oighre Chnòideart 's Ghlinn-Gairidh,
Nan laoch tréun 's nan stéud seanga,
'Chaoidh nach géilleadh 'an teannachadh gleòis.—
'S oighre, &c.

A sheas a' chòmhrag le cruadal,
Gun bhéud claidheamh no luaidhe,—
Iar tigh'n dachaigh le buaidh mar 'bu nòs.
A sheas, &c.

Leoghann tartarach, meanmnach—
'S deas ri d' fhaicinn fo d' armachd,
Ursainn-chath thu nach leanbail 's an tòir.
Leoghann, &c.

Cùirtear aigiontach, mìleant,
Nan sròl-bhrataichean sìoda,
'Chaoidh nach meataicheadh strìth o luchd chleòc.
Cùirtear, &c.

Ceann-feadhna gun ghiorraig,
Leis an éireadh, gun tioma,
Na suinn thréun ann an iomairt nan dòrn.
Ceann-feadhna, &c.

Ceannard cruaidh nan luath bhuillean,
An t-àrmunn tréun nach éisd cuireadh,
'Us nach géilleadh 's a' chunnart, 's tu beò.
Ceannard, &c.

Sgàthan-maise roi shluagh thu
An crìdh' nach taisicheadh fuathas,
Làmh a sgapadh, le suairceas, an òir.
Sgàthan-maise, &c.

Sàr chomanndair air fearaibh,
A's cuimseach làmh 's na h-àrd bheannaibh—
Bidh féidh a' gharbhlaich o d' dheannal fo leòn.
Sàr chomanndair, &c.

C ıs a shiubhal nam fuar-bheann,
Gur mòr puthar do luaidhe,—
'S tric a leag thu 'n damh cluas-dearg 's a' cheò.
Cas a shiubhal, &c.

Ge d' bhiodh mìolchoin 'g ä dheannadh,
Mìr cha d' iarr thu dheth fhaicinn,
Ach liad bial fhir na lasrach de 'chòt'.
Ge d' bhiodh, &c.

Bu chòidheis céir leat no cabar—
'N uair a léumadh an t-sradag,
Bhiodh mac na h-éild' iar ä leagadh gun deò.
Bu chòidheis, &c.

C'àit an cualas riamh d' fhùdar,
Far 'na las nach do dhrùigh e?
Dh' aithnich nàimhdean do chùrta nach bòsd.
C'ait an cualas, &c.

No, c'àit an cualas riamh sàbhailt,
An àm 'bhi 'fàgail na làraich,
Aon neach 'tharruing riut làmhuinn 's an t-seòl?
No, c'àit an, &c.

'S tric a dhearbh thu do dhualchus,
A laoich thréin nan éuchd buadhach—
A chuiridh bhrais nan arm cruaidh nach gabh tolg.
'S tric a dhearbh, &c.

'N uair 'thogteadh suas do chrois-tàra,
Bu lìonmhor fiùran ùr, àluinn,
'Sheasadh dlùth air thùs spàirn leat de d' sheòrs'.
'N uair a thogteadh, &c.

'S a rachadh ullamh 'n än armachd,
A bhualadh bhuillean le fearra-ghléas:
Na laoich churranta mheanmnach, bhras, bhorb—
'S a rachadh, &c.

A thig o Chnóideart a' bharraich,
'S o Ghleann nan craobh—dà thaobh Ghairidh.
'S a' bhlàr nach aom roi dhaoin' aineoil 's an fheòil.
A thig o, &c.

'S mithich dhòmhs' a bhi 'dùsgadh,
Cha-n e 'n cadal 'tha shùrd orm,
Cha teic fhad 's 'thug mi 'm ùine cho stormt.

---

## DEOCH-SLÀINTE MHIC-IC-ALASTAIR.

Rinn am bàrd (I. M.) an t-òran so an uair a chaidh finid air a' chònsàchadh a bh' eadar Mac-ic-Alastair agus na cìnn-chinnidh eile mu àrd-cheannas Chlann-Dòmhnuill.

Fonn—Deoch-slàinte Mhic-ic-Alastair,
Lìon barrach air a' chrann ;
An Leoghann rìoghail, fuileachdach,
'S mór urram anns gach àm.
'S tu oighre 'n rìgh dho-chìosnaichte,
'Bha thall 'an Innse-Gall.
'S àrd-fhlath Shìol-Chuinn a rìreamh thu,
'Thréin mhìli nan cath garbh.

'S ann leinn a's ait an sgéula
'Tha 'g ä léughadh aig an t-sluagh ;
'S a dhearbh thu le d' chuid litrichean,
'S le d' fhiosrachadh 'thug buaidh.
Craobh-mhullaich uile Dhòmhnullach,
Thu, 'chònspuinn an Taoibh-tuath.
Gu-m meal thu fhéin an t-àrd-cheannas,
'S nar fhaigh ort nàmhaid buaidh.
Deoch slàinte, &c.

'Fhir gun sgàth roi chàs air 'dhéinead,
'Chaoidh nach géill roi shéitil chàich.
B'e fàth an eagail do bhéum-sgéithe—
'Sgathadh cléibh 'n uair 'dh' éireadh d' fhearg,
Mar dharach ri muir a' géisgeil,
Ursainn chath thu 'n stréup na spàirn.
Co 'n Albainn neach do'n géilleadh tu,
'Laoich thréin nam béuma searbh?
Deoch-slàinte, &c.

Bidh pìob mhòr nam feadan sgallaiseach,
'N àm tarruing ä chuid rànc,
Aig Geann-Gairidh nan arm glana,
Gu sàr chaismeachd 'thoirt d' ä chàmp.—
Bidh feadail luaithe, sgreadail chruaidh ann;
Suinn 'g äm bualadh le tróm àr—
Frasan pheileir, leadairt chùl-lann,
'S cuirp 'g än lot o 'n crùn gu 'n sàil!
Deoch-slàinte, &c.

Sid a' chùis a dhearbh do mhisneach,
('S b' aobhar clisgidh i do chàch,)
Chuir thu uamhann air luchd-bhriogas,
'N uair a dh' fhiosraich iad do ghnàs:
'N uair 'bhéuc leoghann nan sonn cneas-gheal,
Le rùn mire-chath gu spàirn,
Dh' oilltich na Goill le crith-lip 'us
Cha b' ann idir gun cheann-fath!
Deoch slàinte, &c.

Bu tu 'n dréagan anns an ianlaith,
Bu tu 'm fìreun anns a' chàrn;

Bu tu 'n leoghann air cheann feachda,
Bu tu 'n seobhag bras gun sgàth ;
Bu tu Conn 'bha teóm 's an aisith,
Bu tu Trathul nan glonn sár ;
Bu tu 'n t-Alastair-Mòr, Uaibhreach,
'Oighre uasail Innse-Gall.
Deoch-slàinte, &c.

Bu tu mac-samhuilt *Wallace*,
Bu tu Cathmor tréun fo 'arm ;
Bu tu Fionn air cheann na Féinne,
Bu tu 'n t-Oscar créuchdach, garg ;
Bu tu Cuchullainn anns a' bhaiteal,
Bu tu Goll le 'ghaisg thar chàch ;
Bu tu Cléabhars mòr a' chruadail,
A chraobh-chosgair bhuadhach, àidh.
Deoch-slàinte, &c.

Gu-n dean mi 'n dàn so 'dhùnadh,
Le ùrnaigh 'chur 'an àird
Ri rìgh mòr nan uile dhùl :
Do mhac le cliù 'bhi fad 'n ad àit ;
O 'n 's cobhartach do 'n Eug sinn,
'S nach mair thu fhéin 's gach àm,
A dhìon do dhaoin' 's a' chruadal,
A Laoich do 'n dual an Gleann.
Deoch-slàinte, &c.

## AM FARRAN.

Rinn am bàrd (I. M.) an rann so do dh-fheadhain a bha car a' dìmeas air, 's iad a bhi 'n dùil gu-n deach e beagan air 'ais 'n à chuid.

Tha mise gu tric 's an tìm so,
Iar mo dhìteadh le fìor bhaidrich ;
Their iad, o 'n a chaill mi 'mhàileid—
Nach b' fhiach gnàthachadh mo phearsa.
Ach chunnaic mise lath' am pràbar,
'S thigeadh iad làmh rium g' än casaid ;
'S bheireadh iad an ad gu làr dhiubh,
'Dh' iarraidh pàirt de na bhiodh agam.

Tha mòran diubh' gheibhinn gu càirdeil,
Cridheil, gàireach anns gach tachairt.
Iar tionndadh an diugh cho làsdail,
'S gur h-ann a ni 'ghràisg mo sheachnadh,
Ach ge d 'tha chùis iar tigh'n mar thà i,
Tha min 'us bun-tàt agam fhathast.
'S am fear nach gabh ä chuid de'n dòigh sin,
Bleidreadh e ròic far an taitneach.

---

## SÉUMAS MAC-GRIOGAIR.

Oran do Shéumas Mac-Griogair, fear-lagha ann an Ionbhar-Lòchaidh. Leis a' bhàrd chiadna, I. M.

Fonn—Gaol am fear dubh, grìnn, grìnn,
'S cìnnteach a sgrìobhas gun mhearachd.
Gaol am fear dubh, grìnn, grìnn.

'S deas do labhairt 's an taigh-mhòid,
Gu seasrach, còmhnard, gun ghò aigne.
Gaol am fear, &c.

Inntinn àrd 'us ceann na riaghailt,
'S blàsda briathran air bhial barra.
Gaol am fear, &c.

'S niarachd té o 'n chléir 'gheibh còir ort,
'S bìnn do chòmhradh, 's grìnn do ghabhail.
Gaol am fear, &c.

'S lìonmhor baintighearn a tha 'm eòlas,
'Bhuil'cheadh le deòin ort à h-earras.
Gaol am fear, &c.

Le miad do bhuaidheanna sònraicht',
Cha d' fhuair d' eòlas nach d' ghabh cean ort.
Gaol am fear, &c.

Tha thu de'n fhuil rìoghail, uasail,
'Bu mhòr buaidh 'an uair na h-aisith.
Gaol am fear, &c.

'Chuireadh ruaig 's a chaisgeadh tòir,
Na fir gun leòn nach d' fhòghluim gealtachd.
Gaol am fear, &c.

Drèam gun ghiorraig 'chaoidh nach géilleadh—
Griogaraich nan géur-lann sgaiteach.
Gaol am fear, &c.

An Leaca-Dogha rinn iad àrfhach,
'S beag do chàch a thàrr gu 'n dachaigh,
Gaol am fear, &c.

An Gleann-freòin le lùs nan dòrn,
Bu phailt ann Còchunnaich 'n än laidhe.
Gaol am fear, &c.

Griogair odhar àrd a' chruadail,
Chuir e 'n ceannard 'an cruaidh chaigionn.
Gaol am fear, &c.

'S math 'thig boineid dhut le fàbhar,
Gartain 's féileadh àrd 's an fhasan.
Gaol am fear, &c.

Osain ghèarr 'us breacan-guailn' air
Griogarach uasal nam meall-shùl.
Gaol am fear, &c.

Cridhe mór 'an cóm na h-uaisle,
Seobhag suairce—luaidh nan cailleag.
Gaol am fear, &c.

---

## FÀGAIL A DHÙTHCHA.

Oran a rinn am bârd (I. M.) iar dhà ä dhùïch fhàgail agus dol a dh' fhuireach do dh-Alld-a'-Mhuilinn Ionbhar-Nise.

Fonn.—'S è mo chaochladh mór a thàinig,
'S e mo chaochladh, fàth mo smaointean—
Fhad o 'm dhaoine gaoil 's a thà mi.
S è mo chaochladh mór a thàinig.

Mi aig bun Alld-a'-Mhuilinn,
Mo làmh fo m' cheann 's mi ri tuireadh
'Cuimhneachadh mar 'bhà mi 'n uiridh—
'S beag mo shubhachas ri gàire.
'S e mo, &c.

Chuir mi 'n Nolluig seachad stòlda,
'Chuideachd air cloinn 's air mnaoi-phòsta.
Ge do tha mi 'measg nan Tòiseach,
'S beag dhiubh 'tha 'còrdadh ri 'm nàdur.
'S e mo, &c.

Eadar Gleann-Ruaidh 'm Bràigh-Loch-Abar,
Gleann-Spiathain, 's Gleann-Glaoidh nan gaisgeach;
Gheibhteadh companaich an drama,
'Bheireadh, a ghabhadh, 's a phàidheadh.
'S e mo, &c.

'S e 'dh' fhàg mi cho tróm fo mhulad,
'Bhi 'cuimhneachadh air a' bhuidhinn,
Do 'm bu dùthchas na glinn chumhang—
Fàth mo dhubhachais ur fàgail.
'S e mo, &c,

Bu ghrìnn cruinneachadh nam fleasgach,
Fiùrain ùra nan lùth-chleasan,
Luchd chòtai gèarr 's fhéiltean preasach ;
B' àluinn fo 'n deis ud na h-àrmuinn.
'S e mo, &c.

Laoich churranta, chruaidh 's an iomairt,
'Bu mhór stàth 's gach càs 'an sirt' iad ;
'Dh' fhàgadh nàimhdean 'n än rànc briste—
'S iad nach tilleadh gun bhuaidh-làraich.
'S e mo, &c.

Cuideachda fo chular seasrach,
Nach faicteadh 's na bláir a' teicheadh—
Armuinn mo ghràidh, fàth mo dheireis :
Càch 'g am dhealachadh cho tràth uaibh.
'S e mo, &c.

Ge d' dh' fhàg mi 'n coimhearsnachd grathunn,
'S an Taobh-tuath, cha-n fhan mi fada ;
Tillidh mi air m' eòlas dhachaigh,
'Dhùthaich charrantaich mo chàirdean.—
'S e mo, &c.

Dùthaich nam fiùran 's nam fleasgach,
'Bu shùnntaiche sùrd roi 'n eadradh.
Am mullach a' chùirn, no'n dlùths nam meangan,
'S ciùrrt' an eilid o 'r cuid làmhaich.
'S e mo, &c.

Ach sguiridh mi 'nise 'g ur moladh,
'S beannachd le 'r maithin 's le 'r bochdan ;
Bidh mi 'n ùine ghèarr 'n ur fochair,
Cha-n 'eil so dhomh ach mar àiridh !
'S e mo, &c.

---

## AN T-EACH LEISG.

Rinn I. M. an t-òran so mu each-réidh a fhuair e g' ä thoirt troi 'n Eilean Sgiathaineach.

Fonn.—Hìthillein, iùthaillein ì,
Hìthillein, iùthaillein ì,
Fàill ill éile hóro ohì,
Gur mì 'bha sgìth de'n straipalair !

Dh' fhàg mi, 's a' mhaduinn Di-luainn,
Dùn-Bheagain ri sgiath a' chuain;
'S fhuair mi each o Ruairidh ruadh,
'S cha robh e luath no astarach.
Hìthillein, &c.

'Sann 'b' éudar dhomh coiseachd gu fòil,
'Tarruing na béiste le lùs dhòrn;
'S cìnnteach mi nach duine còir,
'Chuir slaod cho mòr 'n am charabh-sa.
Hìthillein, &c.

'Saoil sibh fhéin nach bi e nàr,
Ma chluinneas mo chliamhuinne gràidh:
Mis' 'bhi 'm dheireadh-feachd air càch—
Gu-n d' fhàgadh feadh an rathaid mi!
Hìthillein, &c.

'S mi 'bha toilichte 's an àm,
Nach Robh fear a' Choire 'm theannt;
Mu-m faiceadh e mi cho mall,
Air fann each nan céum fadalach.
Hìthillein, &c,

'S Tèarlach nan gillean á Sléit,
Bha 'n loch eadarainn, 's b'e m' fhéum;
'S fèarr leam na 'm *màl-ìos* 's gu léir,
Nach cuala Gléusto facal deth.
Hìthillein, &c.

A rìgh, gur mis' a tha gu tróm,
Cha tog mi le m' ìnntinn fónn;
Cha-n fhaigh mi meas ach mar dhreall,
'S cha sheall iad orm mar cheatharnach.
Hìthillein, &c.

Ach, mise cha téid gu bràth,
Do'n Eilean Sgiathaineach air sàil;
Gun each srannach 's am bi stàth—
'S gu-m fiach mi stràc ri fear aca
Hìthillein, &c.

---

## BEAN-AN-TAIGHE.

Duanag a rinn I. M. d' ä Mhnaoi.

Fonn—Hó mo dhéideag ladhach,
'S tu mo roghainn fhìn.
'S e 'thogadh suas mo mheadhail,
D' fhaighinn ann an sìth.
S' bòidheach, bachlach, cuachach,
Do chuailean 'an cìr.
'S fèarr leam agam fhéin thu,
Na aon té 's an tìr.

Mi 'g éirigh 's a' mhaduinn,
Tha m' aigne gu dian,
'Togairt a dhol dachaigh,
'Dh' amharc air mo mhiann:
Rìbhinn donn a' chuailean,
Nan cuaicheanan grìnn.
'S mòr gum b' fhèarr 'bhi 'd phògadh
Na 'bhi 'g òl air fìon.
Hó mo, &c.

O'n 'chuir mi ort eòlas,
'S mòr a ghabh mi fhìn

De ghaol air do bhòidhche,
'S air còmhradh do chìnn;
'S do phearsa chruinn òigheil—
Cha b' òr a bha 'm dhìth.
'S binne leam guth d' òrain,
Na 'n smeòrach 's na glìnn.
Hó mo, &c.

Cha-n 'eil mais' air bàinrigh
Nach d' fhàs air mo mhiann,—
Gu tairis, ciùin, càirdeil,
Bean a's gàireach fiamh;
Déud shnaighte mar ìbhridh,
Troidh ghrìnn air an fhiar—
Bean a' bhroillich chorraich,
'S gile corp na 'ghrian,
Hó mo, &c.

Tha thu 'shliochd nan uaislean
Nach suarach ri 'n ìnns':
Clann-Dòmhnuill a' chruadail,
'Choisinn buaidh 's gach tìm;
Luchd nan cular dearbhta,
Gu fear-ghnìomh 's gach lìnn;
Drèam nach taisich fuathas—
'Chaoidh gun bhuaidh nach tìll.
Hó mo, &c.

---

## AM BATA.

Duanag a rinn I. M. do dh-Aonghus Caimbeul, Gobhainn Bhun-Ruaidh, iar dha bat fhaotainn uaithe.

Fonn—"*Green grow the rashes, O.*"

Am fear a thug am bata dhomh,
Cha duine beò 'n am chraicionn mi,
Mur bi e pàidhte dha le riadh,
Le miad a' mhiagh a 'th' agam air.

Sàr ghallan dìreach daraich e,
O 'bhun gu 'bhàrr cha d' mheangadh e;
Cha-n 'eil gath troi 'chairt ri 'fhaotainn,
O 'cheann caol gu' reamhar dheth.

Bu mhath 'an àm na sabaid e,
Cha-n fhaca mi 'thug barrachd air—
Am faillean glan de'n fhiodh gun fhòtus,
Slàn do'n dòrn a shnaigh dhomh e.

Am fear a rinn an fhialachd rium,
Ri m' bheò-sa cha téid dìochuimhn' air:
Fìor chuiridh bras ri uchd a' chath,
Bial bìnn o'm blasd' 'thig giarfhacail.

B'e 'n saighdear cruaidh ri 'fhiachainn e,
'S an deò 'n ä chorp, cha strìochdadh e.
Sàr chómpach grìnn, cho math 's tha 's tìr,
Nach obadh strìth, 's nach iarradh i.

À bhean an taighe, 'n cual thu mi?
Faic agam slàint' an uasail ud.
Ge d' chost i gini, lìon an àird i,
'S chì mi pàidht' gun ghruaman i.

---

## IAIN MAC-COLLA.

RANN a rinn I. M. do dh-Iain Mac-Colla òsdair ann an Clachan Ghlinn-Eilge.

A Mhic-Colla 'chòmhraidh mhilis,
'S farsuinn do chridhe gun ghò.
'S tu 'n saoi mòr 'tha còrr ri 'fhaighinn,
Le d' gharbh bhotul ann ad dhòrn.
'S mòr a sgap thu d' chuid air féumaich—
Bu tric tréudan diubh mu d' bhòrd.
Ma thig mi rithist do'n taobh so,
Ruigidh mi mo ghaol Ian òg.

---

## AN TÀILLEAR MAC GILL-EATHAIN.

RANN do'n tàillear Mac Gill-Eathain anns an Eilean Sgiathaineach; Leis a' bhàrd chiadna, I. M.

An tàillear a chàirich mo chòta,
Guma fada ceò dheth'thaigh.
Fleasgach suairce—fìor dhuin'-uasal,
De'n drèam uabhraich nach teich troidh.

'S grìnn an dannsair thu air clàiridh,
'S bìnn leam starraraich do dhà chois.
'S math 'thig boineid ghorm le fàbhor,
Os cionn mala 'n àrmuinn ghloin.

Mìog shùil a mhealladh nan gruagach,
'S grìnn do chluaineis, 's bìnn do ghlòir.
'S lìonmhor baintighearn a thug luaidh dhut,
Eadar Uisge-Chluaidh 's an Crò,
Leis 'm bu mhiannach tarruing suas riut,
'S ăn dà ghruaidh cho dearg 's an ròs.
'S math 'thig osain 's gartain Abrach,
Air calpannan gasd an t-seòid.

'S duilich leam thu 'bhi 'n ad thàillear,
Ach, 's math an ceannard air an t-seòrs.
Cha b' armachd dhut idir an t-snàthad,
Ge do bhà i stàthmhor dhòmhs'.
B' fhèarr dhut biodag, sgian, 'us forc,
Air chrios ri d' chorp, 'us bat 'n ad dhòrn;
'S claidheamh sgaiteach 'dheadh chinn-Ilich,
Le faobhar cruaidh, cìnnteach, gorm.

---

## UILLEAM NA DROCHAIDE.

Rann do dh-Uilleam na Drochaide-Bàine 'an Loch Abar; Leis a' bhàrd chiadna, I. M.

Rinn mi feasgar guth, 's mi 'm chabhaig,
Aig mo charaid 'chur air fàilt.

Shaoil leam nach stadainn ach tiotamh,
S nach òlainn ach driobag de 'n dràm.
Dh' iarr mi siolachan crìon, grògach,—
Don-bìdh air an t-seòl a bh' ann ;
Dhì-chuimhnich mi 'chùis 'bu chòir dhomh,
'N uair 'ghlac mi 'm fleòdar 'n am làimh.

'N àit an fhuirich bhig, mar shaoil leam,
'S ann 'chaith mi an oidhche gu là,
'Gabhail òran, 's 'deanamh dhuanag,
Ag òl *puinnse*, fuar 'us blàth !
Dhì-chuimhnich mi 'chabhag shònruicht,
'N uair 'dh' oibrich an t-òl gu h-àrd.—
B' fhèarr leam seanchas fhir an taighe,
Na searmoin sagairt, no pàp !

Innsidh mi far 'na stad mi,
Mu 'n téid mi na's faide le m' dhàn :
'S an Drochaid-bhàin, aig fear mo chagair,
Nar fhaicear air airc gu bràth.
Cóm a' ghrinneis, cridhe farsuinn,
Inntinn ghlan, 'us aigne àrd ;
Lamhan sgaoilteach roi na féumaich,
'S grìnn ä bhéusan, 's bìnn ä dhàin.

Dh' fhàg mi 'nis e, ach cha-n fhada,
Ma bhios mi mairionn 'n am shlàint'.
Tillidh mi rithist air m' ais ann,
Ge nach faicinn dad de'n mhàl.
Dìolaidh mi 'n fhialachd a fhuair mi
O 'n t-saoi shuairce o 'n chluan àrd.
Mac an fhir 'bu chliùthmhor gluasad,
Bu lìonmhor buaidheannan àidh.

B' e sid an cuiridh anns a' chumasg,
Gìomanachgunna thar chàch—
An laoch tréun o Ionbhar-Thuraid,
'Bu mhòr féum 's a' mhullach àrd.
Bu shàr ghaisgeach air ceann feachd e,
'Chaoidh cha taisicheadh 's an spàirn—
Ursainn-chath an àm an fhéuma,
Nach géilleadh, 's nach éisdeadh tàir.

---

## IAIN MAC-A-PHÌ.

Oran do dh-Iain Mac-a-Phì 'an Taigh-Maol Ionbhar-Ghairidh; Leis a' bhàrd chiadna, I. M.

Fonn—Fàilte le furan do 'n óigeir,
Ciad soiridh uam fhìn air m' eòlas.
Fàilte le furan do 'n òigeir.

Slàn ri d' iomradh dhut, a ghaisgich,
O Thaobh Loch Airceig nam mòr-bheann.
Fàilte, &c.

An Gleann-a-Màilibh nan sàr làn-dàmh,
'S tric a rinn do làmh ann feòlach.
Fàilte, &c.

Le d' ghunna-glaice nach diùltadh,
'Leagadh an ùdlaich' air mòintich.
Fàilte, &c.

'Fhir an Taigh-mhaoil ri taobh Ghairidh,
'S ann leam 'bu taitneach do chòmhradh.
Fàilte, &c.

'S tric 'chosd mi leat oidhche Gheamhraidh
'G òl, 's a' danns', 's a' gabhail òran.
Fàilte, &c.

Calpa cruinn a shiubhal sléibhe,
Dh' aithn'inn do chéum 'am measg mòran.
Fàilte, &c.

'S math 'thig biodag a' chìnn bhric,
Le snaim air crios, ri d' shlios 'an òrdugh.
Fàilte, &c.

Ursainn-chath an àm a' chruadail,
Nach togadh tuasaid, 's nach sòradh.
Fàilte, &c.

---

## AN-T-SABAID.

ORAN a rinn am bàrd, I. M. mu shabaid a rinn e.

FONN—"*Oran a' bhranndaidh*"

Mìle marbh-phasg air an t-sabaid
'Chuir feadh ghlac mi 'm ónrachd.
'S tubaisteach an diugh ri 'airis,
Mar a thachair dhòmhsa :

Thug mi buille 'rinn dhomh breannas,
B' fhèarr gu-n d'fhan mi stòlda.
'S mi gun fhios mu'n tig a' mhaduinn,
Nach bi glas mu m' dhòrna.

'S beag a shaoil mi 'n àm dhomh éirigh,
Nach bu réith 's gach seòl domh.
No gu-m bithinn fo *ratréut*
Aig gràisg fo 'n ghréin 's an dòigh so.
Ach, 's èudar géilleadh o nach spéiceadh,
'Ni dhomh féum, ach fògradh.
'S tarruing céum o 'n t-sràid do 'n bhéinn,
'Chur bràigh air tréud na feòla.*

"Is searbh a' ghlòir nach faodar éisdeachd,"
B' fhèarr gu 'n léugh mi 'chòir sin.
Ach saoil sibh fhéin, ge d' thug mi léum,
An robh an sgéul ud neònach?
'An déis mo chéisteadh 'n làthair chéud,
An druidinn fhéin mo sheòmar?
No, 'm fanainn réith 'n am fhàrdaich-ghléut',
'S an t-amhlair bréun 'g am fhògairt?

Cha bheag an tàire dhomh mar 'thà,
'S gur fiosrach càch na 's leòr dheth,
Na fhuair mi 'chàineadh gun cheann-fàth,
Mu 'n thog mi làmh gu còimhstri;
Le ràidhe-bhàis mo chumail teann
Mar uan no meann 'an cròilean.
Ge d' bhris mi 'cheann 'an déis mar 'bh' ann,
Gur fìor lagh càm 'bhi 'n tòir orm.

* The antagonist was a butcher.

Their gach fear nach robh 's an éisdeachd,
Gur mì-chéill ro mhòr 'bh' ann ;
'S o 'n 'tha 'n trioblaid so 'n am dhéigh,
Gu-n toir iad béum na's leòr dhomh.
Ach na-m fuil'geadh pàirt dhiubh fhéin
Mo réuson-s', tha mi neònach,
Na-m biodh äm béus air mhùthadh gléis,
Ge dlùth äm béul ri dò-chainnt.

Tha procadair na sìth' 'n am dhéigh,
Tha 'n siorra fhéin iar bòcadh—
Tha maoir, 'us earraidean, 'us cléir,
('S gach aon diubh 'g éigheach còmhluath,)
'Cur bharantasan-glacaidh 'n céill ;
Ach fhad 's is léur dhòmhs' òirleach,
Tha àrd an t-sléibh fo m' shàil, 's ri 'm ré,
Cha ghlac an tréud ud beò mi.

Ach, 'n uair 'chluinneas mi gu-n éirich
Fear nan créuchd o 'dhòruinn ;
Teannaidh mi an sin gu réithlean,
'S bheir mi sgéul air chòir dhoibh.
'S ge b' oil le Séumas 's le 'chuid *séconds*,
'S teisteas-bréige Fòirbeis,
'An àit ratréut 's e 'gheibh mi réit,
'S bidh 'n rìgh, 's a' chléir rium còrdte.

Ach, 'dh' aindeoin air gach car a bh' ann,
Ge d' ghabhainn cabhsair-fògraidh.
'S ge d' bheirinn muir 'us tìr fo m' cheann,
Cho fada thall 's an Olaind ;

'S ge d' bhiodh a' chroich air cnoc 'n am theannt,
Cha ghabh mi cainnt de 'n t-seors' ud ;—
'S cho fad 's a mhaireas smior 'n am chnàimh,
Cha leig mi sraing le m' dheòin orm!

---

## AN GUTH-SEACHARAIN.

Oran mar gu-m b' ann do bhean an taighe, iar do'n ùghdair (I. M.) guth a dheanamh aig taigh mì-riaghailteach 'an àite taighe eil' a bha e 'g iarraidh.

FONN.—'S olc, a bhean, a throd thu rium,
Mu 'n char thubaisteach a bh' ann.
Na can tuille rium mu 'n chùis,
O nach d' rinn mi sùgradh ann.

Dh' fhalbh mi 's barantas 'n am dhòrn,
'Shumonadh fir gu taigh-mòid;
Rinn mi seacharan 'bha mòr,
Leis na bhà de 'n òl 'n am cheann.
'S olc, &c.

Ràinig mi, 's droch-uair, ri gréin,
Dorus rosadach na h-éisg :
Dh'iarr mi fosgladh sìobhalt, sèamh—
Saoil sibh fhéin nach robh e nàr!
'S olc, &c.

'N uair a chuir mi 's taigh mo shùil,
Thuig mi nach robh tlachd 's a' chùis;

Thionndaidh mi air m' ais gu dlùth,
Dh' aindeoin ionnrachdan an dràm.
'S olc, &c.

Sheall mi socharach mu-n cuairt,
'Dh' fharraid mu 'n fhear a bha uam ;
'S bheirinn gearran air leth chluais,
'Chionn 'bhi shuas mu'n Drochaid-bhàin.
'S olc, &c.

Ge do thà mo bhean-sa stuam',
'N uair 'chaidh 'n naidheachd mu-n cuairt,
Thog i gurt oirr' agus gruaim—
Theab i 'n cuan a thoirt fo 'ceann!
'S olc, &c.

Saoil sibh fhéin nach bean gun chiall,
'Shamhluich riumsa droch-ghnìomh.
No gu-n rachainn gu mì-rian
'Measg nam biasd do 'n tug mi gràin?
'S olc, &c.

'N uair 'bu ghòraich 'bha mi riamh,
Mu-n do chuir bean annam srian;
Dh' aindeoin brosguil 'us dhroch lìon,
Cha rachainn 's mi 'm chiall 'n ăn teannt.
'S olc, &c.

Ach, tog de d' throd 'us bi rium réith,
'S na creid luchd airis droch sgéil;
Dh' aindeoin luchd tuaileis 'us éud,
Gu-n dearbh mi-fhéin gu-m beil iad meallt'.
'S olc, &c.

Bheir mi bóidean dut gu saor,
'S mo làmh a chur air Leabhar-Mhaois:
Nach faicear mi am feasd 'n ăn taobh—
Tionndaidh rium, a ghaoil, le gradh.
'S olc, &c.

Tionndaidh rium 's thoir dhomh do phòg,
Bi rium tairis mar 'bu chòir;
'S gheibh thu beadradh uam le deòin,
'S theag' an còrr 'n uair 'thig an t-am.
'S olc, &c.

---

## CAILEAN SIOSAL.

### Fonn.

'S cliùiteach faicneach, mùirneach, maiseach,
Cùirtear a's ceanalta giùlan.
'S cliùiteach faicneach, mùirneach, maiseach.

'S mithich dhòmhsa nise gluasad—
Cha-n àm suain' e, ach 'bhi 'dùsgadh;
'S buideal 'chur air stoc gu h-òrdail,
'Chum 's gu-n òl mi dheth la dùrachd.
'S cliùiteach, &c.

Faicear agam pàirt gu grad deth
Gus am baist mi le deadh shùnnt e.—
Deoch-slàint' an t-Siosalaich shuairce,
Air nach cualas tuaileas cùise.
'S cliùiteach, &c.

Procadair 'gheibh toiseach éisdeachd,
Le d' dheadh bhéus a réiteach' chùisean,

'Choisneas còir, 's nach deònaich éucoir,
Le mòr réuson, 's le stil ionnsaicht'.
'S cliùiteach, &c.

Sealgair na h-éild' thu 'm béinn a' cheathaich,
'S tric a rinn do spreadhadh ciùrradh;
O chuilbheir cìnnteach na sradaig,
'Leagadh fear cabrach a' bhùirein.
'S cliùiteach, &c.

Ceann na riaghailt 's milis briathran,
Aigneadh fialaidh, ciallach, grùnndail;
Inntinn ghlan gun smal, ge d' dh' iarrt' i,
Làmh gun airc a dhìoladh cùnnaidh.
'S cliùiteach, &c.

Cridhe mòr 'an cóm an uasail,
Sporan gun chruaidh-shnaim 'g ä dhùnadh.—
Seobhag suairc thu.—'S àrd ri 'n luaidh,
An drèam o'n bhuaint' thu—'s buan än iomradh.
'S cliùiteach, &c.

Fhuair mi sgéul, le òrdugh cléir',
Cha sheanchas bhréug a dh' fhàg mi sùnntach.
Ach, mar' 'b âill leam, géug nam blàth-shùl;
'Bhi le fàilte leat iar lùbadh.
'S cliùiteach, &c.

Gu-n robh gach slighe dìreach, réith dhuibh,
Anns gach céum 's an dean sibh stiùradh.—
Saoghal fada, 's pailteas éibhneis—
Or 'us séudan, spréidh 'us ionmhas.
'S cliùiteach, &c.

# MISG NA NOLLUIG.

Oran a rinn I. M. iar dha e fhéin fhaighinn cridheil air oïche-Nolluig ann an taigh Alastair Dhòmhnullaich 'an Alld-a'-mhuilinn Ionbhar-Nise.

FONN—"*Iain Caimbeul a' bhanca.*"

Oïche-Nolluig 's mi 'm chairis,
'Cur le cairim ri h-òl,
Cha b' i 'n airc, ach an còrr,
    A bh' agam dheth.
Ach a dh' aindeoin mar 'thachair,
Tha mi fhathast 's an fheòil,
'S ma 's fada mi beò,
    Gu-n airis mi
Cuid de 'n àbhachd a bhà
'N uair 'rinn càch tarruing uam.
'S e 'm fear bàn 'rinn mo chall
Leis an làn charrantachd.
'S ge d' tha mis' iar mo dhochunn,
Bha 'n deadh thoil ann 's an àm;
'S com' am fuil'ginn mar 'bh'ann.
    'Bhi 'casaid air.

'N àm suidhe gu m' dhìnneir,
Ge d' bhiodh bìobal 'n am làimh,
Bheirinn mionnan air chlàr
    Nach tachradh e.—
Gu-n cluinnteadh mi liotach,
No gu-m bithinn cho mall;
Ach 'n uair 'chluinneas tu 'n rann
    Gu-n aidich thu

Nach bu nàr dhomh mar 'bhà.—
'S ann le dàn-ratha 'bh'ann,
'N uair a thàrr mi, tre ghràs,
Dol gun bhàs dachaigh ás ;
'N déis na b' éudar dhomh 'ghabhail.
Le féile-farraich, de 'n dràm,
Gus an deachaidh mo cheann
'N ä phairileis.

Gu-n robh ruma math dùbailt
'G ä chur dlùth air gach làimh,
'S uisge beatha le càil,
Gun bhaisteadh ann.
'S fìon Spàinteach 'g ä fhrasadh.
Anns na glaineachan àrd ;
'S teanga bhlasda le dàimh
'G ä fharraich oirnn,
Aig mnaoi shìobhalta ghrìnn,
Cha bu chlìth 'chaitheadh i.
Bha 'cuid spìsridhean prìseil,
Cho fìr thaitneach leam
'S gu 'na mheall an stuth blasda
Mo neart uam, 's mo chàil ;
'S gu-n do theab ás a' bhall
Nach cairichinn.

'N uair a sheall mi mu-n cuairt domh,
Gu-n robh 'n tuaileas cho mòr,
'S nach bu léur dhomh 'bhean-phòst'
'Bha 'n taice rium !
Chuir mo shùilean mi 'm phreathal,
('S ge bu leathan air dhòigh,)

'S gann a' choinneal air bòrd
A bheachdaichinn !
Ghabh mi eagal car greis,
Gu-n do sheas rosg orm.
Chaidh mi 'm bhreislich le geilt
Leis a' chleas 'chaitheadh orm.
Ach, 'n uair 'thuig mi na mnathan
'Bhi ri magadh le tàir,
Thug mi 'n aire gu-m b' àm
'Bhi 'carachadh.

Thug mi léum chum an doruis,
Mar 'bha 'n rosad an dàn—
Thugar starradh, 's b' e 'n ceann
'Bu chasan domh !
'S mu-n do thuig mi mar 'thachair,
Chuir mi car dhiom no dhà—
B 'ann 'an sid a bha 'n spàirn
Gun ascaraid !
Ach rinn mi éirigh le h-éiginn,
'An déigh m' iomanadh ;
Cha bu chéum dhomh—ach léum,
Bu deadh bhéus cumail rium.
B' ioma buille le sgairt,
'Fhuair na clachan o m' làimh,
'S mi 'n dùil gu-n robh blàr
Gu fuilteach ann.

Gur h-e 'n Dòmhnullach fìr-ghlan,
Leis 'm bu bhìnn leam 'bhi 'g òl ;
'S e nach dìobradh ä chòir
'N uair 'thachramaid.

Ge d' bhiodh m' aigne fo mhìghean,
Dh' éireadh m' ìnntinn ri 'dhòigh ;
'S ge d' bhiodh strìth mu chur chòrn,
Cha ghleachdamaid.
Ach gu mànranach càirdeil,
Le làn shubhachas;
Bhiodh stuth brìgheil na tàibhrne,
'N ä làn shiubhal ann ;
Cha b'e drùghadh nam botul,
'Chuirt' air stoc leis a-sìos ;
Ach na gallain gu fial
O thunnaichean.

Tha mise 'n am shìneadh—
'S bochd ri 'ìnnse mar 'thà,
Cha toir lighich, no plàsda,
Furtachd dhomh.
Cha toir cearcan gu spìd mi,
Cha dean ìm dhomh bonn stàth,—
'S math an nì dhomh gu bràth,
'Bhi fulangach !
Thréig mo neart mi, 's mo reachd,
Cha-n 'eil dad fuirich orm !
'S sgéula ceart e 'n am bheachd—
Nach tog feachd tuille mi.
'S mar dean fear Alld-a'-Mhuilinn,
Le deadh *phuinnse* mi slàn,
Faodar ciste nan clàr
A chumadh rium !

## AN TÀMAILT.

Rinn I. M. an duanag so iar dha 'bhi iar ä thaghadh mar bhreitheamh air camanachd, agus an déigh sin ä chur air chùl.

Fonn—'Si 'bhòili bhi bhò,
'Si 'bhòili bhi bhò,
'Si 'bhòili bhi bhò,
Na chunnaic mi.

Bha mi là aig cluith-bhall,
'S thachair cuir rium 'bha càm;
Mur b'ì 'chuideachd a bh'ann,
Bhiodh tuilleadh ann.
'S i 'bhòili, &c.

An déigh mo thaghadh roi 'n àm,
Gu 'bhi 'm bhreitheamh 'n än càmp;
Chaidh mo chur ás an *rànc*,
Mar bhumailear!
'S i 'bhòili, &c.

'S fad o'n chualas an dàn:
Bonn-a-h-ochd cha-n fhiach Pàl,
'N uair a gheibhear na's fèarr
Na 'chuideachda!*
'S i 'bhòili, &c.

* Mur tig ach Pàl, gabhar Pàl; ach ma thig na's fèarr na Pàl, cha-n fhiach Pàl bonn-a-h-ochd.—*Seanfhacal.*

Na-m biodh earbs' ac' á m' ghnìomh
Ge do thigeadh e dian,
Dhìongainn fear 's an dol sìos,
Fo 'n cular dhoibh.
'S i bhòili, &c.

Bhiodh mo bhreith-s' air na bh'ann;
'S ge do bhristeadh mo cheann,
Chuirinn sìos air 'n ä dheann,
'S cha sgrubainn e.
'S i 'bhòili, &c.

O'n a thionndaidh än càil,
'S e mo rùn a bhi 'm thàmh;
'S beag an t-ìoghnadh ge d' dh'fhàg
Mi 'n iomarbhaidh.
'S i 'bhòili, &c.

---

## AM FÒGRADH.

Oran a rinn I. M. 's e air fògradh 'an déigh sabaid a rinn e, agus barantas-glacaidh a bhi 'mach 'n ä aghaidh.

Fonn—"*Cuil-fhodair.*"

Mi 'n so air tulaich leam fhìn,
'S tróm leam m' osnaich fo thuinn;
'S ioma car 'tha 'g am chlaoidh nach éigh mi.
Mi 'n so, &c.

Tha teann bharantas sgrìbht',
Ann an achlais maoir-rìgh,
'Chumas mise car tìm 'n am èiginn.
Tha teann, &c.

'S ioma ceasnachadh cruaidh,
'S mòd mu dheas 'us mu thuath,
'S litir-naidheachd,'s luchd fuath 'toirt béum' dhomh.
'S ioma, &c.

Gur a mòr a' chùis-bhùirt,
'Mhiad 's 'tha 'ghleadhraich gun sùgh,
Mu na thachair 's nach b' fhiù 'bhi 'g éigheach.
Gura mòr, &c.

Suim na sabaid a bhà:
Déiseag-thubaist 's a' mhàs;
Ge d' tha 'n uibhir so stàirnn mu' déibhinn.
Suim na, &c.

Ge do thilg mo luchd-bìnn'
Orm 'bhi 'm Abrach mar spìd,
Dh' aindeoin baidrich cha dìobrainn fhéin
Ge do thilg, &c.

B' eòlach òg mi feadh ghleann
Nam frìth-feòir, 's nam mòr bheann;
'S ge b' oil le pòr mo luchd-sgleò cha tréig mi.
B' eòlach, &c.

Gu-n robh saoghal ann uair,
'Bhiodh crois-tàra nuas cruaidh—
Thogtadh feachd'an Gleann-Ruaidh nach éisdeadh.
Gu-n robh, &c.

O Ghleann-Spiathain an fheòir,
Bhiodh laoich ghasda chum gleòis—
Luchd lann glasa—bu mhòr am féum leo.
O Ghleann-spiathain, &c.

'N uair a dh' éight' iad gu blàr,
B'e 'n ceann-feadhna gun sgàth—
Mac-ic-Raonuill—bu bhàs mu-n géilleadh.
'N uair a, &c.

'N uair a rachadh leis suas,
Bratach dhathte nam buadh,
'S lìonmhor rag-chorp 'bhiodh fuar gun éirigh.
'N uair a, &c.

Chluinnt' a' chaismeachd 'bu dual;
Pìob nan sgal 'bu bhras fuaim
'Sìr thoirt brosnachaidh chruaidh do thréun-fhir.
Chluint' a', &c.

Bhiodh laoich churranta, gharg;
Shùnntach ullamh fo 'n arm,
'Brùchdadh guineach fo 'n toirm gu spéiceadh.
Bhiodh laich, &c.

Sgoltadh cheann agus chorp,
Leadairt làmh agus chos,
Slacraich bhàis 'n uair 'bu trod 'bu bhéus doibh.
Sgoltadh cheann, &c.

Sùrd air sgathadh le càil,
Cùis o'n lagaichteadh nàimh;
'Brùchdadh fala gun stàth ratréut orr'.
Sùrd air, &c.

'Us na-m faicinn 's an àm,
Togail feachd nan dà ghleann,
Ged a's bracach mo cheann, gu-n éirinn.
'Us na-m faicinn, &c.

---

## CUMHA DO MHAC-IC-ALASTAIR.

LE I. M.

FONN—"*Marbhrann Mhic-ic-Ailein.*"

'Rìgh ! gur mis 'th' iar mo leònadh
'S goirt ri 'airis—gur brònach !
Fàth mo chumha ! cha neònach
Dhomh 'bhi tùrsach gun sòlas.—
'S e do chur fo na bòrda,
'Dhùisg mo mhulad, 's mo dhòlas.
'S i mo chreach mar 'bha 'chòmhail,
'Rinn do leagadh gun chòmhstri—
'S cràiteach, dubhach ri m' bheò dhomh do dhìol !
'S cràiteach, &c.

Fhuair mi sgéul a tha truagh leam,
('S cruaidh nach briagach na chualas !)
'Bhi 'g ad iarraidh feadh stuadhan,
An déis do riabadh gun luaidhe,
'S goirt an diachainn so 'fhuair sinn,
'Dh' fhàg cho diarach do thuath dheth,
Cha-n i 'n iarguin gun chuaradh,
'Tha 's na crìochan mu-n cuairt duinn,
Ach, caoidh thiamhaidh, chian, bhuan, nach gluais [tìm !
Ach, caoidh, &c.

Cha ghluais tìm i no aimsir,
Gus an deanar dhuinn carbaid ;
So i 'bhliadhna mhì-shealbhach,
'S tróm 's na crìochan a dhearbh i.—
'S mór an dìth 'thug an fhairg' oirnn,—
'Dh' fhàg 'n ä shìneadh gun seanchas,
Fear nach dìobradh air earbsach.
Cha b' e 'n dìorras le anfhainn,
Ach tréun ghnìomh le dian mheanmna, ä dhòigh.
Ach tréun, &c.

Chaill na Gàidhil (b'i 'n dearbh-chreach !)
Ceannard àidh nach d'fhàs leanbail,
'Sheasadh dàna, teann, calm iad.
Gnùis gun sgàth 'an càs dearbhta,
An cuiridh-cùirt', b' e 'rùn armailt—
A luchd-dùthch' 'bhi 'dlùth-fhalbh leis.
B' àrd ä chliù o thùs 'aimsreach.— ['s an t-seòl.
'S truagh dhaibh luaths do bhuan mharbh chaoidh
'S truagh dhoibh, &c.

Bu ghnàth leat pàirtidh dhaoin'-uaisle,
Mar ri bàird, 's ri cloinn tuatha,
'Bhi le h-àbhachd mu-n cuairt dut
Anns gach àite 's an gluaiseadh.
Gàirich phàisdean cha chual thu,
Nach do shàthaich, 's nach d' fhuasgail
Thu 'n än càs air ä chruaidhead,
'Mathadh màil dhaibh le h-uaisle.—
'S lìonmhor beannachd gu d' uaigh leat le coir.
'S lìonmhor, &c.

'S a' chùirt 'bu mhù ge b'è 'shuidheadh,
Air an tùs gur tù 'bhitheadh.
Dhomh cha b' eòl fear do chridhe ;
Fàth mo bhròin 'bhi 'g ad nighe,
Anns an ròd mar nach sirinn.
Le d' lùths dhòrn gur tu 'thilleadh
Creach no tòir le còir iomairt,
'S an reachd 'bu chòir 's gach dòigh dhlighich 'n ad [phòr.
'S an reachd, &c.

B' òrbhuidh snìomhanach faicinn
Do chùil chiataich air faiche ;
Dh' òrduich Dia dhut le 'fheartan,
Mòrachd ìomhaigh le maise,
'Chaoidh nach strìochdadh le taise,
'N àm dol sìos gu gnìomh gaisge,
Dh' aindeoin dian chluith gan tachradh,
Ach céum gun fhiamh le giar aigne 's mòr threòir.
Ach céum, &c.

An saoidh 'bu chuimire dhealbhaich,
'Bu deas faicinn fo armachd—
Claidheamh géur nam béum marbhtach,
Paidhir dhag nan srad dearbhta ;
Biodag ghlas le cois charraignich,
Os cionn féileadh nam meanbh phleat ;
'S cuilbheir cuimseach, mòr, earbsach,
Cha bu sgìth leat 'bhi 'falbh leis,
'N uair a dheantadh leat sealg 'an gleann feòir.
'N uair a, &c.

An uair a chuirteadh leat faghaid,
Bhiodh àrd uaislean le greadhain,
Coin 'us gillean, 'n än deaghaidh ;
Fuasgladh shreang—leigeadh ghadhar ;
Lomhainn mharbhtach, mar 'thaghadh ;
'An déis än garbh-chath le h-adhairt,
Bhiodh suinn chalma le meaghail,
'An àrd a' gharbhlaich ri draghadh luchd-chròc.
'An àrd a', &c.

'N uair a sgaoilteadh do bhratach
Ri crann caol air cheann feachda,
'S lìonmhor laoch fo fhraoch dathte,
Marcach cùrsach 'us casruidh,
'Dh' éireadh suas ri fuaim caismeachd
Pìob nam póng bu phrónn caithream ;
Drèam nam buadh do 'n dual gaisge,
Suinn gun mheang o Ghleann-Gairidh—
O Chnòideart uaine 's cruaidh gallain gun leòn.
O Chnòideart, &c.

O nach daoin' a thug uainn thu,
Ach toil Dhia 'bhi mu 'n chuar sin,
'S éudar fhulang, ge cruaidh e !—
'Aonghuis òig, dean beairt shuairce,
'S àrd an t-abhul o'n bhuain'dh thu ;
Cuimhnich d' athair 's a' chruadal ;
Bi 'd chùl-taic' do d' chuid tuatha ;
Cùm na Gàidhil mu-n cuairt dut,
Lean gu daingeann an dualchas 'bu chòir.
Lean gu daingeann, &c.

---

# CUMHA DO'N LIGHICH DHÒMHNULLACH.

Cumha a rinn I. M. d' ä athair céile, Mr Alastair Dòmhnullach, lighich a bha 'n Arasaig, &c.

Fonn—"*Muirt Ghlinne-Comhann.*"

'Rìgh! gur mis' a tha duilich,
Tha m' ìnntinn gu tursach gach lò.
Bhris mo chridhe fo m' aisnean,
Tha 'chùis so cas iar tigh'n òirnn.
Dh' fhalbh mo stéidh, 's mo chùl-taice,
Mo ghuala-neart, 'us mo threòir.
Co ris a ni mi mo ghearan,
'S nach 'eil thusa, 'Alastair, beò?

Tha mulad mór orm tha truime,
Cha dean domh furtachd na's mò.
Fhuair mi sgéula mo dhunaich—
Mo léir-chreach dhuilichinn mhòr!—
Bàs an àrmuinn tha 'm chrupadh—
A réub gach cuisl' a tha 'm fheòil.
Dh' fhàg mo shlàinte 's mo neart mi,
Cha-n fhaic mi 'n rathad air chòir!

Urla fhlathail, neo-sgàthach,
'S a' ghnùis a b'àillidh, 's bu bhòidhch'.
Cridhe soilleur, gun doille,
'S a' chóm gun choire, gun ghò.
Iùlmhor, cliùmhor, fìor iochdmhor,
Stàthmhor, fiosrach, glic, còrr.

Caoimhneil, càirdeil ri caraid—
'N ä chàs gu daingeann 's gach seòl.

Mo chràdh, mo sgaradh, mo chlisgeadh,
Mo bhéud, mo bhriseadh, mo bhròn!
Mo thùrsa, thùch air mo labhairt,
Nach cluinn thu facal de m' ghlòir.
Cha ghaoir gun fhàth so a th' agam,
Fear d' àite cha-n fhaigh mi ri m' bheò.
Cho tréun 's gach céum leam gun athadh,
'S nach éisdeadh eachdraidh luchd-sgleò.

'S a' chìll, 'n ä shìneadh 's an anart,
'Am dhìth fo sparradh nan òrd,
Tha ìnntinn rìoghail na gloine,
An tì 'bu bhlasda guth-beòil.
Bu shìobhalt, fìor ghlic do ghabhail,
Bu bhìnn gun athais do ghlòir.
Bu bhuadhor, cruaidh thu 's an aisith;
'S na fhuair gun laigse, gun leòn.

'S tróm gun fhónn 'n am chóm m' osnaich,
'Cur sìos a nochd air do dhòigh.
'S tùrsach mùchta 'n am chorp mi,
Cha-n ìoghnadh 'n cor so 'bhi orm,
Gun dùil no sùil riut 's a' phort so—
Mo dhìobhail ghoirt 'rinn mo leòn,
Mo réubadh cléibh, mo bhéud dochuinn—
Mo léigh 'bhi 'nochda fo 'n fhòd.

'S e fóid 'chur tróm ort de 'n talamh,
A bhrùchd air rosgan mo shùl.
Do léine-bhàis 'bhi 'g à gearradh,
An tùrn nach b' aighireach leam.

Na h-ùird 'bhi 'dùnadh do chiste,
A dh' fhàg mi 'm feasda fo smùr.
Do chur fo 'n ùir rinn mo chlisgeadh,
Gur h-aobhar giorraig dhomh 'chùis.

---

## LAOIDH.

LE I. M.

FONN—"*'Alastair à Gleanna-Gairidh.*"

Cha teic fhad 's tha mi 'n am chadal—
'S tìm dhomh teannadh air mo ghlùinean ;
'S m' ùrnaigh 'dheanamh ris an athair,
O 'm beil gach mathas a' brùchdadh.—
Smaoineachadh tric air an Trianaid,
Glòir a thoirt do Dhia le dùrachd ;
Gun fhios mu-n tig orm an latha,
Nach teid mo tharruing gu cùnntas.

An cùnntas sin a th' orm ri 'shireadh,
(Ma thig a nise maor na h-ùrach,)
'S eagal leam gur h-aobhar giorraig,
Cho neo-thric 's a thug mi sùil air.
Mheas mi neo-chiont e, mo chlisgeadh !
Gun chòmhdach sam bith 's a' chùis uat.
Mur gabh thus', a Dhia, mòr iochd rium—
Tha m' fhiachan iomadaidh, dùmhail.

Tha iad dùmhail, tròm 'n än eallach—
'S truagh mar 'chuir mi seachad m' ùine ;
Dh' at iad an àirde cho fada,
'S gur mòr an sac a bhi 'g än giùlan.

Tha mi iar tuiteam gu talamh—
'S gann a chairicheas mi rùdan,
Leis an luchd a th' orm de'n pheacadh—
Och mo chreach ! 's i 'bhreith an cùram !

Na làithin sin 'thug Dia nam fearta
Dhomh gu 'n caitheamh mar 'bu chòir dhomh,
Thionndaidh mi 'n aghaidh ä reachdan,
Le droch cleachduinnean, 's le dòibheairt.
'N uair a b' ion domh 'bhi 'n ad cheartas,
'Gluasad farasda le stòldachd,
'Séinn cliù do chùirt nam flaitheas,
'S e 'roghnaich mi beairt gu m' dhòruinn.

Le d' ghràsan, a Dhia, dìon m' anam,
'S thoir dhomh mathanas 's gach fàillinn.
Cùm mi o gach dùil 'tha 'm bhagairt,
Neartaich an laigs' 'tha 'n am nàdur.
Teasruig mi o lìon a' pheacaidh,
Eisd ri m' achanaich, dean bàigh rium.
Thoir dhomh 'bhi 'séinn glòir' le h-aighir,
Mar ri d' aingil ann am pàrras.

Glòir, 'us moladh, 'us mòr urram,
'S cliù le buidheachas do 'n Trianaid,
'Tha 'g am ghleidheadh o gach cunnart,
Ged a's tuisleach mi 'n äm fianuis.
'S a tha 'm chumail o bhàs sgiorrail,
'Thoirt dhomh comais tuille 'dheanamh
De thoil m' athar anns na flaithis,
A réiteach' dhomh rathaid 's an t-sìorrachd.

Ach, m' achanaich air Dia nam flaitheas,
'S air ä Mhac as leth nan tàirngean
'Chaidh 'n ä lamhan 'us 'n ä chasan,
'S air son 'fhalluis anns a' ghàradh ;
'Us air Spiorad-Naomh a' cheartais,
Mathanas 'thoirt domh 's gach fàillinn,
Agus cùis 's am beil mi ciontach,
Thaobh gach maslaidh 'thug mi m' Shlàn'ear.

A' CHRÌOCH.

## Rev. William Dyer.

CHRIST'S FAMOUS TITLES; BELIEVER'S GOLDEN CHAIN, AND THE STRAIGHT WAY TO HEAVEN, &c., 18mo, cloth, 2s. 6d.

---

## Neil M'Alpine.

A PRONOUNCING GAELIC DICTIONARY, to which is prefixed a concise but most complete Gaelic Grammar, 12mo, cloth, 9s.; or half-bound in calf, 10s. 6d.;

Or separately,

Gaelic-English part, 5s.; English-Gaelic part, 5s.

RUDIMENTS OF GAELIC GRAMMAR, 12mo, cloth, 1s. 6d.

---

## Duncan Ban M'Intyre.

SONGS AND POEMS, 18mo, cloth, 2s.

---

## Rev. Dr M'Lauchlan.

CELTIC GLEANINGS; OR, NOTICES OF THE HISTORY AND LITERATURE OF THE SCOTTISH GAEL, fcap. 8vo, 2s. 6d.

OSSIAN'S POEMS, new edition, revised by the Rev. Dr M'LAUCHLAN, 18mo, cloth, 4s.

---

## James Munro.

A PRACTICAL GRAMMAR OF THE SCOTTISH GAELIC, illustrated throughout with Notes and Observations, 18mo, bound, 4s.

GAELIC PRIMER AND VOCABULARY, 12mo, cloth, 2s.

COLLECTION OF GAELIC SONGS, 32mo, 4d.

---

## William Ross.

SONGS AND POEMS, 18mo, cloth, 1s. 6d